# CLÀR-INNSIDH

# DEALBHAN

# Mac Bheatha is Crun Albann



NNS a' bhliadhna 843, thainig Coinneach Mac Ailpein, rìgh Dhail-riada, gu bhi 'na rìgh air Cruithne mar an ceudna. Bha mar sin Albainn uile gu léir, tuath air Dun-Breatann is an Abhuinn Dubh fo shròil Shìol Ailpein. Thainig a' chòir so air Coinneach, ris am faodar Coinneach I. a ràdh, a thaobh fola air an da thaobh, a thaobh a sheanar air taobh nan Sgotach, is a thaobh a sheanamhar air taobh nan Cruithneach. Tha Aindreas Lang a' toirt fa-near gu'm bu Choinneach theagamh an rìgh dligheach a réir nòis an dà shluaigh, is mar sin gu'm faodar a chreidsinn gu'n robh Sgotach is Cruithneach le chéile lan thoilichte !

Is ann le nàdur magaidh a tha Lang 'g a ràdh so, ach faodaidh beagan de'n fhìrinn a bhi aige. Ach biodh sin mar a thogras e, bha còir Shìol Ailpein air crùn Albann air a dheadh dhaingneachadh, air los is a dh'aindeoin gach nàmhaid leis an robh iad air an cuartachadh gu'n do lean an t-slat rìoghail riu féin is ri an gineil eadhon fad is a bha rìgh air a chrùnadh air Albainn. Agus de gach nàmhaid dhiubh sin a dh'éirich bho àm gu àm cha robh aon a bu dhosgainniche do Shìol Ailpein na meoirean fa leth an teaghlaichean féin.

'Na aobhar air so an tomhas mór bha an nòs no an riaghailt —mur am faodar lagh a ràdh ris—leis an robh còir-sheilbh uachdaranachd an linntean tràthail so na h-Albann air a comh-arachadh a mach. Cha robh e idir 'na riaghailt am mac a bhi a' leantainn air shàiltean an athar 'na chòir-sheilbhe. B'e an tàinistear, am bràthair am bitheantas, an t-oighre co dhiubh a b' i rìoghachd, mór-roinn no meanbh-oighreachd air an robh e a' seasamh. B'e riaghailt do-sheachnaichte ri nòs nan Gàidheal a bha an Riaghailt na Tàinistearachd. Tha cuimhne oirre is eadhon géill air a thoirt dhi am beachdan tuatha na Gàidheal-tachd gus an latha an diugh. Is e a suim gur e am bràthair is dlùithe an daimh na am mac, is mar sin gur ann aige tha a' cheud chòir air seilbh no inmhe a' bhràthar is sine. Ach cha robh Riaghailt na Tàinistearachd ag àicheadh an còire féin air na teaghlaichean a bu shine ; ri ùine is ann riu-san a thilleadh, agus is ann riutha a leanadh am prìomh inmhe an uair nach bu mhairean na bu mhò am bràthair no na bràithrean a b'òige.

Na'n cùmteadh ris a' so mar lagh do-atharraichte is e rian ro-fhreagarrach a bha ann. Bha e ro-fhreagarrach gu sònraichte ri suidheachadh Albann an linntean tràthail a h-eachdraidh. Bha daonnan cogadh air bonn is naimhdean guineach ag iathadh mu'n cuairt a crìochan gun tàmh. Glé thric bha an rìgh air a ghearradh sìos anns a' chath an treun a neairt. Bha e uile-fheumail is do-sheachainte gu'm biodh an t-oighre aig inmhe duine an aghaidh sin, oir cha b'e an gàirdean anfhann a dh' fheumteadh cùl a' chlaidhimh ri àm dha 'àite a ghabhail air ceann sluaigh. Theagamh gur ann 'sa chath cheudna a thuiteadh esan, ach co dhiubh bha beag no mhór de chothrom air a thoirt do'n fhìor oighre, am mac, tighinn gu aois mu'n tigeadh a' cheart ghairm air féin.

Ach, mar a thachair do iomad deadh nòs, bha fàiling is droch mheang anns an tàinistearachd. Fad is nach robh iarraidh aig a' bhràthair a b'òige air a theaghlach féin a chur air thoiseach le ainneart a dheanamh air teaghlach òg a' bhràthar, bha gnothaichean gu ceart. Ach b'iad sin na ceart nithean a bha glé thric a' tachairt, gu mi-rathail do Albainn ré iomad linn. Chumadh ris an riaghailt nuair a chaochail Coinneach Mac Ailpein, oir an àite Constantin a mhac a thighinn an sin féin air a' chrùn, b'e Dòmhnull, bràthair Choinnich a rinneadh 'na rìgh. Nuair a chaochail Dòmhnull thill a dhlighe féin gu Constantin, agus cha chualas a' bheag tuille de iomradh air Dòmhnull no air a theaghlach. Chaochail Constantin is a réir na riaghailte ceudna rinneadh rìgh de a bhràthair Aodh. Lean Dòmhnull MacChonstantin Aodh,* is bha sin mar an ceudna gu ceart. Ach nuair a chaochail Dòmhnull, an àite a bhràthar féin a thighinn 'na dhéidh, b'e mac do Aodh, Constantin II., aig nach robh còir idir air a' chrùn a ghlac e, agus cha b'e mhàin gu'n do rìoghaich e féin còrr is dà fhichead bliadhna—agus b'e rogha is tagha a' chinn-feachd a bha ann—ach thàinig a ghineil gu ruig an treasa glùn air a' chrùn, fear ma seach, ri gineil an teaghlaich a bu shine. Ruith teaghlach Aoidh a mach le Constantin III. (997), ach cha do leasaich sin cùisean a' bheag. Bha nis teaghlach Chonstantin I. féin air bristeadh 'nan dà mheur, is iad air teannadh eadhon mu'n do ruith teaghlach Aoidh a mach idir, ris a' chleas cheudna is cleas a bu mhiosa a chur an cleachdadh.

* Thàinig righ a tha air a chunntadh mi-dhligheach, "Griogar Mór" a steach eadar Aodh is Dòmhnull ach cha d'thug e a bheag de atharrachadh mu'n cuairt a thaobh Shiol Ailpein, a mach bho an dlighe a chumail bhuapa re tamaill.

Bha Maol-Calum I., ogha Chonstantin I., air an righ-chaithir bho 943 gu 954, is dh' fhàg e dà mhac 'na dhéidh, Aodh no Oide Dubh, a bu shine, is Coinneach. Ri ùine thàinig iad le chéile air a' chrùn, Oide Dubh bho 962 gu 967, agus Coinneach, an dara rìgh de'n ainm, bho 971 gu 995. Bu righ buadhmhor air an robh sealbh 'na uile ghnìomhan Coinneach II. Fhuair e an t-urram a cheud throm-bhuille a thoirt do na Lochlannaich 'nan oidhirpean air còrsachan sear na dùthcha, is a nis an déidh bàis a bhràthar chunnaic e gu'n robh an t-àm freagarrach gu oidhirp a dheanamh air an t-slat rìoghail a ghleidheadh 'na theaghlach féin. Mar sin thug e a' chùis sin air beulaibh mhór uaislean na dùthcha, is a réir luchd-eachdraidh dhaingneachadh reachd leis am biodh e laghail do'n rìgh, ce air bith có e, an crùn fhàgail aig a ghineil féin, " mar an rìoghachdan eile an domhain." Dh' aontaich na mór uaislean leis an agartas so, ach cuid dhiubh gu mi-thoileach tha e air a ràdh, oir bha iad a' faicinn nach robh an so ach cuilbheart gus an àrd-inmhe a dhaingneachadh 'na theaghlach féin is teaghlach Oide Dhuibh a bhrathar a bhi air an dùnadh a mach.

B'e an ath cheum Tàinistear a dheanamh de a mhac féin, Maol-Calum (ri uine Maol-Calum II.), is comharadh na Tàinistearachd, riaghladh na Cuimreach a Tuath, no Srath-Chluaidh, a bha air a h-ùr chur ri rìoghachd Albann, a thoirt dhà. Ach bha an Tàinistear dligheach anns an inmhe sin cheana. Cha b'aon sin ach Maol-Calum mac Oide Dhuibh, a nis oighre dligheach Choinnich Mhic Ailpein. Fhuair Coinneach dòigh air Maol-Calum sin a chur as an rathad, le a mhort no fhaotainn air a chur gu bàs air sheol-eigin. Is e Fòrdun an t-eachdraiche a tha toirt na h-iomraidh dhuinn, is cha'n eil aobhar againn gun

creideas a thoirt dha. Bha bàs Amhlaidh Mhic Indulf (teaghlach Aoidh) air a chur as a leth mar an ceudna, aig a cheart àm. Gun dàil rinn Coinneach a nis Tàinistear de a mhac féin.

Nuair a bha gach sluagh air feadh an t-saoghail Chrìosdaidh le an sùil ri deireadh chùisean talmhaidh, is fuaim na trompaid dheireannaich ri crìoch na deicheamh linn, bha an gnothach anabarrach so ri fhaicinn : Righ Albann a' faotainn reachd ùr air a chur air bonn tur eadar-dhealaichte bho gach nòs an eachdraidh na dùthcha, is sin gu àrd-uachdaranachd a chunglachadh is a sgioblachadh 'na theaghlach féin ré nan linn a bha sùil aigesan co dhiubh a bhi fathast roimhe !

Agus chaidh leis, mar a tha eachdraidh a' dearbhadh, ni a tha a' leigeil ris gu'n robh e na b'fhaide 'sa cheann, mur an robh e cho dìreach 'na chridhe, na bheag de na bha beo 'na linn.

Ach fathast cha d'thàinig cùisean gu buil uile gu léir a réir miann Choinnich. Nuair a chaochail e féin, no a mharbhadh e a réir cuid de iomraidhean, 'sa bhliadhna 995, chuireadh an leth-taobh re tamaill a chuid innleachdan. Dh' fhàgadh a mhac Maol-Calum an Srath-Chluaidh far an robh e, is chrùnadh an toiseach Constantin III., am fear mu dheireadh de Shiol Aoidh. Cha do rìoghaich esan ro fhada, is anns a' bhliadhna 997 chrùnadh an t-oighre dligheach Coinneach, mac Oide Dhuibh, is brathair Mhaol-Chaluim a mhortadh le Coinneach II. B'esan a nis Coinneach III., ach is ann fo fhar-ainm, " Coinneach Grìmeil," no " Coinneach Gruamach," is so-aithnichte e an eachdraidh.

Ach cha do mheal Coinneach Grìmeil an crùn ro fhada e féin. Bha nàimhdean a' bagairt air am muigh is a stigh. Bha Maol-Calum, mac Choinnich II. a' feitheamh a' chothruim gus an reachd ud a dh'ainmicheadh co-cheangailte ri athair a chur

gu fheum féin. Cha robh iad tearc a bha deas gu éirigh leis, is anns a' bhliadhna 1005 thog e an àird lann na ceannairc, a' cur roimhe gu'm biodh an làmh uachdarach aige féin. Chruinnich e a chuid dhaoine, is chruinnich mar an ceudna Coinneach 'fheachdan.

Chuireadh cath eadar an dà thaobh an Srath-Eireann an Siorramachd Pheairt. B'ann le Maol Calum a bha a' bhuaidh. A réir aoin iomraidh, mharbhadh Coinneach air achadh a' bhlàir, is tha an càrn ris an abrar " Càrn Choinneachain " taobh Uisge Eireann a' comharachadh a mach an ionaid anns an do thuit e. A réir iomraidh eile rinneadh prìosanach dhe, is chaidh an dà shùil a chur as air los is nach biodh e 'na chomas àite a ghabhail air cheann sluaigh ri bheo tuille ; chrùnadh Maol-Calum 'na rìgh air Albainn is glé ghoirid 'na dhéidh sin, eadhon mur do mharbhadh 'sa chath e, bhàsach Coinneach Grìmeil.

Bu rìgh cumhachdach gun teagamh Maol-Calum II., agus rìgh a dh'àrdaich gu mór inmhe Albann anns na h-Eileanan Breatannach ; ach cha d'thug is cha toir sin bearn air an fhìrinn gu'm bu fhlaith e nach cuireadh ag ann an ainneart is sàrachadh a dheanamh gus an crùn a ghlacadh, is greim a ghleidheadh dhe dha féin is d'a theaghlach, neo-dhligheach is mar a thàinig e air.

Nis, ged a chuir e as do Choinneach air achadh a' bhlàir, an déidh d'a athair cur as do Mhaol-Calum a bhràthair air dhòigh a bu mhiosa, fathast cha do ghearradh as teaghlach Oide Dhuibh buileach. Bha mac aig Coinneach Grìmeil do'm b'ainm Buidhe, no mar a tha e air a sgrìobhadh air uairean Boeta. Cha'n eil iomradh air ciamar a thachair esan ri bhàs. Faodaidh gu'n do thuit e an Srath Eireann aig Cath Mhonaidh-àird an cuideachd

athar no theagamh gur esan is nach b'e athair deth an d' thugadh sealladh a shùl is a bhàsaich fo dhaorsa ; ach ce air bith mar bha, dh'fhàg esan mar an ceudna sliochd.

Bha co dhiubh mac is nighean aig Buidhe. Cha'n eil cinnt air ciod a b'ainm do'n mhac so, ach a réir sgrìobhaidhean Eireannach is docha gur e Maol-Calum a b'ainm dha-san mar an ceudna, ainm a bha nis air fhaotainn san teaghlach rìoghail cho tric is gu'm bheil e glé thigheach air luchd-eachdraidh a chur air seachran. Cha'n eil e coltach gu'n d'thàinig e gu mór inmhe, nuair a ràinig eadhon air-san làmh fhuilteach Mhaol-Chaluim II. Bha i cheana dearg le fuil a shinnsir is gun dàil bha am flaith òg so mar an ceudna air àireamh air an aon iomaire riu. B'ann mu'n bhliadhna 1033 a thachair so, a' bhliadhna mu'n do chaochail Maol-Calum an Rìgh.

B'ainm do phiuthair an fhlaith òig so Gruag, is chaidh i as air fòirneart an rìgh air chor is gu'n do ràinig ise co dhiubh aois mnatha. Faodaidh na'n robh an t-amharus a bu lugha aig Maol-Calum air an t-saighid bhàsmhoir a bha fo a crios a' feitheamh air a ghineil-san gu'n robh i féin air a h-àireamh air an aon ghad ri càch. Ach co dhiubh is e nach b' fhireannach i, no ciod eile chaidh i as air 'na h-aonar de phrìomh theaghlach rìoghail Oide Dhuibh. Agus dhearbh i nach b'i idir a bu chearra de na thàinig air an teaghlach àghmhor sin.

Tha sinn a nis a' teannadh am fagus do phrìomh-chuspair a' bheachdachaidh so—Mac Bheatha is Crùn Albann. Faodaidh gu'n robh ar treorachadh chuige fadalach, ach tha mi an dùil gu'n robh e feumail. Tha eucoir air a dheanamh air ainm Mhic Bheatha. Tha ploc an làimh gach neach a bheir iomradh air gu thoirt dhà ma chùl a' chinn. Thug am Bàrd Sasunnach,

Shakespeare sgiursadh dha bho nach faigh 'ainm cuidhte, a réir coltais gu la-bhràth. Cha'n e mort ach muirt a tha air an cur as a leth, is anns gach aon dhiubh, Gruag, mar spiorad dorchadais 'ga bhrosnachadh a dh'ionnsaigh an uilc is gu dòrtadh fola.

Ach is e innisg na poite air a' choire do luchd-leanmhainn Dhonnachaidh "mortair" a ghlaodhach ri Mac Bheatha. Rannsaicheadh luchd-eachdraidh c'àite an do thòisich na muirt eadar an dà theaghlach so an toiseach, is chithear an sin ciod an stairsneach is gloine.

Cha'n eil eachdraidh a' toirt mór-shoillearachadh dhuinn mu thighinn Mhic Bheatha. Feumar a thuigsinn gu'm bu phrìomh-ainm e so, is nach bu shloinneadh idir e mar is aithne dhuinn an t-ainm an diugh. Cha'n eil aobhar air dol a' bheag a thaobh gu éisdeachd a thoirt do Wyntoun 'na iomraidh air a thighinn. A réir a bhriathra-san b'e am Fear Millidh a b'athair dha! Choinnich e màthair Mhic Bheatha 'sa choille" (na'm bu bhàrd Gàidhlig e theagamh gu'n abradh e "a' choille-bheithe"):—

> "*Of bewte pleasand and of hycht,*
> *Proportioned well in all measure,*
> *Of lym and lyth, a fair figure.*"

Nuair a dhealaich e rithe, dh'innis e dhi gu'n robh e an dàn dhi mac a bhi aice, is gu'm biodh e ainmeil 'na rìoghalachd is 'na fhialaidheachd." Theagamh nach bu chomas do Wyntoun an t-atharrachadh a ràdh ris no gu'n d' thubhairt se e.

Feumaidh sinn a chuimhneachadh an àm a bhi a' toirt oidhirp air eachdraidh dùthcha a bhreithneachadh, an dùthaich so cho

math ri dùthchannan eile, nuair a rachadh neach no teaghlach a chur an leth-taobh is an eas-cairdean a' faotainn làmh-an-uachdar, gu'm biodh gach droch sgeul ri h-aithris air an taobh a chaill, is gach mórachd is maise ri chur an ceill mu'n taobh a ghleidh an inmhe. Thachair e eadhon gu'n robh air uairean iomlaid air a deanamh mu na nithean a bheireadh eu-cliù no deadh-chliu a ghabh àite an tighinn gach taoibh fa leth ! Mar sin cha'n ìoghnadh idir ged a dh' fhàg Wyntoun Mac Bheatha an dlùth-chàirdeas ri nàmhaid a' chinne-daonda.

Tha e soillear gu'm b'ann de Theaghlach Flaitheil Mhoiribh a bha Mac Bheatha. Cho fad so is aithne dhuinn ; is e sin, gu'm bu mhac e do Fhionnlagh, is gu'm bu mhac Fionnlagh do Ruaraidh Maor-mór Mhòraibh. Na's fhaide air ais na sin cha'n eil ainmean a shìnnsir air am fàgail againn. Is e beachd cuid de luchd-eachdraidh gur ann Cruithneach a bha an teaghlach, is mar sin nach robh iad am mór bhàidh ri Sìol-Ailpin, is nach robh Sìol-Ailpein fo mhór-spéis dhoibh. Cha'n eil teagamh nach robh iad mar theaghlach suidhichte le freumhan domhain am Mór-roinn Mhòraibh, fior mheadhon na dùthcha Cruithneach is nach robh Mór-mhaorachd na Mór-roinne dligheach dhoibh mar theaghlach. Ach co dhiubh a bha an inmhe sin co-cheangailte riu mu'n d'fhuair Siol-Ailpein uachdaranachd Chruithne 'nan làmhan féin no nach robh cha'n eil fios no iomradh. Co dhiubh ma bha iad a' seasamh leth-oireach bho'n teaghlach rìoghail gu so bha iad a nis air tighinn an dlùth dhaimh riu a thaobh pòsaidh, agus sin ris a' phrìomh theaghlach. Bha dà mhac aig a' Mhòr-mhaor Ruaraidh, Maol-Brìde a réir coltais am fear a bu shine, is Fionnlagh. Bha dà mhac aig Maol-Bride, Maol-Calum is Gille-Comgain. B'e Gille-Comgain ceud fhear-

pòsda na ban-fhlaith Gruag, ogha an Rìgh Coinneach III. Bha mac aig Gruaig bho Ghille-Comgain, is b'e Lùlach a b'ainm dha.

Cha'n eil cinnt air co i a bha pòsda aig Fionnlagh Mac Ruaraidh. A réir aoin iomraidh, b'i nighean do an Rìgh Maol-Calum II., do'm b'ainm Doada, is b'ise a bu mhàthair do Mhac Bheatha. Ach cha'n eil dearbadh air so, agus is docha leis gach taobh de'n chuis a chnuasachadh gur e mearachd a tha san iomradh sin, is nach robh fuil rioghail idir, co dhiubh fuil Ailpeineach, an cuislean Mhic Bheatha féin.

Anns na trì ginealaich so de theaghlach Mhòraibh chithear Riaghailt na Tàinistearachd air a cur an cleachdadh glé shoilleir. Nuair a chaochail Ruaraidh faodar a thuigsinn gur e bràthair dha féin a lean e 'sa Mhaorsainneachd. Ach ri uine thuit an inmhe sin mar chòir-sheilbh air a mhac a bu shine, Maol-Brìde. Lean Fionnlagh a bhràthair féin Maol Bride, is an déidh bàis Fhionnlaigh, no a réir nam fear-eachdraidh, an déidh dha bhi air a mhort fo làimh an oighre ; thill a' Mhaorsainneachd gu Maol-Calum mac Mhaoil-Bhride, is an déidh bàis Mhaol-Chaluim thuit i air Gille-Comgain. Nuair a thàinig bàs air Gille-Comgain cha robh an Lùlach ach an leanabh, is mar sin tha sinn a nis a' faotainn eolais air Mac Bheatha mar Mhór-Mhaor Mhòraibh, a' gabhail àite Lùlaich gus an tig an giollan sin gu ìre. Ach b'oighre Lùlach air Crùn Albann cho math ri bhi 'na oighre air Maorsainneachd Mhòraibh, is ri linn sin dh' éirich iomairt an Albainn air nach d'thug Bliadhna Sheumais is Bliadhna Thearlaich féin bàrr.

Choinnich Gille-Comgain ri bhàs an dòigh a bha anabarrach fuilteach. Anns a' bhliadhna 1032, dlùth air an aon àm san do chuireadh bràthair Gruaige as an rathad, loisgeadh gu bàs e

féin is leth-cheud de a luchd-leanmhainn an ràth-dhaingneach san robh iad cruinn san àm. Tha eachdraiche no dhà—Mac Dhonnachaidh air a h-aon dhiubh—de'n bheachd gu'm b'e so obair Mhic Bheatha, no co dhiubh gur e bha air a chùl, is sin gu Maorsainneachd Mhòraibh fhaotainn 'na làmhaibh féin. Ach is docha na sin is tha am beachd sin mar an ceudna a réir luchd-eachdraidh eile—gur e bha an so tuille de obair an rìgh Maol-Calum II. : gu'n robh 'na bheachd an teaghlach uile a sgrios, ged a chaidh Gruag féin is an pàisde Lùlach as air. An aon fhocal, ged is e Gille-Comgain is an leth-cheud fear eile a sgrios-adh, gur iad an dithis a chaidh as air, Gruag is Lùlach, air an robh Maol-Chalum an geall.

Thàinig Mac Bheatha gun teagamh a nis air Mór-mhaorachd Mhòraibh, agus a bhàrr air sin phòs e Gruag, bantrach Ghille-Comgain. Dh' fhaodteadh am pòsadh sin a ghabhail mar dhearbhadh air an dà chùis ; 'se sin gu'n robh is nach robh làmh aig Mac Bheatha anns an léir sgrios. Mar sin cha dearbhadh e an da-rìreadh air ni seach ni. Ach tha aon ni a tha mi an dùil, a tha a' dearbhadh nach robh sgrios teaghlaich Ghille-Comgain, air aire Mhic Bheatha. Cho luath is a chaill Lùlach athair is a chul-taic, ghabh Mac Bheatha ris mar ri a mhac féin, is sheas e a chòir mar a bhuineadh do fhear pòsda a mhàthar. Cha'n eil mi a' smaointinn gu'm faodar teagamh a chur ann, mur bitheadh Mac Bheatha a bhi air a chùl, nach biodh Lùlach mar an ceudna, is e a nis 'na oighre dligheach air còirichean a theagh-laich, air a ghearradh as mar an còrr de a dhìlsean.

Anns a' bhliadhna 1034, chaochail, no a réir iomraidhean eile, mhortadh Righ Maol-Chalum II. 'Na bhàs-san cho fad agus is léir dhuinn, ruith teaghlach Choinnich Mhic Ailpin a

mach anns a' ghineal dhìreach, no troimh an athair gus am mac. Cha robh mac aige-san gu suidhe air an rìgh-chathair 'na àite, is thug e féin an aire nach robh mac beo 'sa ghineal dhireach an teaghlach Oide Dhuibh. Bha nighean do Mhaol-Calum, a réir coltais an té a bu shine, do'm b'ainm Beathag pòsda ri Crìonan, Aba Dhun-Chaillinn. Bha té eile pòsda ri Sìgurd, Iarla Arcamh. Bha e eadhon air a ràdh, mar a thugas fa near, gu'm bu mhac Mac Bheatha do thé eile de nigheanan an Rìgh, ach ged a bheireadh sin tagradh dùbailte do Mhac Bheatha air a' chrùn cha'n eil mi an dùil gu'm faodar a' bheag de chreideas a thoirt do'n iomraidh sin. Faodaidh gu'n robh co-choltas an dà ainme ri chéile, Mac Bheatha is Beathag, 'na aobhar air àite a thoirt do'n bheachd so, is e bhi air gabhail ris mar fhìrinn.

Bha mac aig Beathaig bho Chrionan, is b'ainm dha Donnachadh. B'e so a nis am fear a dh'ainmich Maol Calum II. roimh àm a bhàis, gu bhi 'na oighre air a' chrùn. Mar chomharadh air an àrd-inmhe sin a bha a nis a' feitheamh air, rinneadh Tàinistear dhe cheana, is thugadh riaghladh na Cuimreach a Tuath, comharadh na Tàinistearachd sin dha.

Ach le cumail ri nòs an Tàinistearachd, cho math ris an riaghailt a bha nis a' faotainn àite anns gach dùthaich, b' i Gruag céile rìoghail Mhic Bheatha as leth a mic Lùlach a b'oighre dligheach air a' chrùn. Bha a tighinn bho'n bhràthair a bu shine de dha mhac Mhaoil-Chaluim I., Oide Dubh, agus b'ann bho'n bhràthair a b'òige, Coinneach II. a thàinig Beathag is a mac Donnachadh.

Cha'n eil iomradh air son sin gu'n do thagair Mac Bheatha an crùn do'n teaghlach do'm bu cheann e a nis. Chrùnadh Donnachadh mar Donnachadh I., chaidh bliadhnachan seachad,

is cha'n eil an t-iomradh is lugha air Crùn Albann a bhi san amharc aige. Bha e a' sealltainn roimhe, is theagamh gu'n robh e a' feitheamh ri cothrom a b'fheàrr.

Leis gur ann á Teaghlach Athaill a bha Crìonan, is e fathast an treun a neairt, cha'n eil teagamh nach biodh làn-chòmhnadh aig Donnachadh san dùthaich sin, na'n teannadh aon ri ag a chur 'na chòir air a' chrùn. Mar an ceudna a thaobh riaghladh Srath-Chluaidh a bhi aige ré beagain de ùine roimh sin, cha'n eil teagamh nach biodh cuideachadh is cùl-taic an sin mar an ceudna aige ri fhaotainn. Os ceann sin uile, bu righ ro-chumhachdach a sheanair Maol-Calum II. a bha daonnan a' cosnadh buadha do Albainn, is fad is nach biodh atharrachadh a' tighinn air cùisean, cha'n eil teagamh nach leanadh a' chuid mhór de na mór uaislean fàbharach ri theaghlach. Ach bha bristeadh a' dol a thighinn a nis anns a' bhuaidh àbhaistich a bha a' leantainn an teaghlaich so, eadhon bho àm Choinnich II.

Feumar a nis a thoirt fa-near nach b'e idir an rìgh aosmhor gràs-mhor a tha am Bàrd Sasunnach a' toirt f'ar-comhair a bha an Donnachadh. Cha robh ann ach giollan òg, gun e aig móran treoir no gliocais. Tha sgrìobhaidhean Thighearnaich a' toirt soillearachaidh dhuinn air sin, is tha a ghnìomharra féin a' dearbhadh nach robh móran stàth ann air ceann sluaigh. Cha robh e a' bheag is bliadhna air a' chrùn nuair a dh'éirich aimhreit eadar e féin is Sasuinn. Thog e air mu dheas air ceann feachd, is chuir e séisd ri baile Dhurhaim ; ach thréig buaidh àbhaisteach a sheanar a chuid arm, is b'ann le call mór a thill e mu thuath a' rithist. Faodar a thoirt fa-near an so, anns an iomradh a tha an seanachaidh Sasunnach a' toirt air nach eil e a' toirt urraim rìgh do Dhonnachadh idir.

Mar an ceudna cha b'fhada gus an do dhùisg aimhreit an ceann a tuath na dùthcha, is cha mhò bha stiuradh Dhonnachaidh air cùisean na bu fhàbharaiche an sin. B'e Tor-Fionn, Mór-mhaor Ghallaibh, is mac peathar a mhàthar féin a dh' éirich 'na aghaidh a nis. Dhiult e a' chìs àbhaisteach a phàigheadh na b'fhaide do chrùn Albann. Bha e 'ga chùnntadh féin co-ionann is an rìgh a thaobh treise, is neo-eisimeileach dhà. Cha 'n eil teagamh nach do thuig e nach robh móran stàth an Donnachadh gu dlighe a' chrùin a thagar no a thogail, is ghabh e am brath sin air.

Chuir Donnachadh armailt air a bonn gu aghaidh a thoirt mu thuath. Chuir e fear do'm b'ainm Madach, de an robh e am beachd Mór-mhaor a dheanamh air Gallaibh an àite Thor-Fionn, air a ceann, ach dh'éirich do Mhadach mu thuath mar a dh' éirich do Dhonnachadh féin mu dheas—thug Tor-Fionn sgrios air 'armailt, is mharbhadh Madach féin. Bha nis ceann a tuath is còrsachan sear na dùthcha eadhon gu ruig Fiofa fo chuimrig Thor-Fionn, is cha bu mhò a dhearmad e an cothrom a fhuair e a chur gu a làn fheum. Thug Donnachadh oidhirp air tuilleadh sluaigh a thogail gu ath-choinneamh a thoirt dhà, ach thug Tor-Fionn an ath aghaidh air-san, is mar am moll roimh an ghaoith sguab e thar na h-àraich e. B'ann taobh a stigh de chrìochan Mór roinne Mhòraibh a thachair so, is a nis an àm na h-airc fhuair Donnachadh e féin fada bho fhearann a dhìlsean, is an dùthaich nach robh idir comharaichte 'na bàidh do Shiol-Ailpein. Cha'n eil eachdraidh a' toirt mór shoillearachd air ciod a thachair an uair sin.

A reir beachd Mhic Dhonnachaidh, eachdraiche tuigseach, dh' fhaodte a chreidsinn gu'n do thréigeadh a nis eadhon le a

dhlùth chàirdean Donnachadh. Eiridh an smuain fa chomhair na h-inntinn, dìobarach falamh, airtneulach, a chùl ri achadh a' bhlàir, an nàmhaid air a thòir, a mhisneach air a thréigsinn, agus theagamh alla-ghnìomhan a shìnnsear gu crùn rìoghail a chur air a cheann a' bualadh a' stìgh air inntinn. Chaill e gach cath no cùis anns an do chuir e làmh. Chaill e, no theagamh nach do choisinn e a chliù mar fhear-feachd. Chaill e a inmhe. Chaill e a chàirdean ; is bha e an dàn dha eadhon a bheatha a chall gun dàil.

Faodaidh sinn cluas bhodhar a thoirt do gach iomradh a tha air a toirt seachad air Mac Bheatha bhi 'na chul-taic do Dhonnachadh anns gach tùrn anns an cuireadh e làmh, gus an do thog e biodag a' mhortair 'na aghaidh, is an do lot e gu bàs e. A réir cuid de na rò-sgeulan sin a tha ri am faotainn aig na seann fhir-eachdraidh bha Mac Bheatha a' seasamh na còr-ach do Dhonnachadh anns gach càs. Ma bha na Sasunnaich a' fàs ro dhàna bha Mac Bheatha an sud gu an toirt gu smachd. Ma bha na Lochlunnaich a' toirt ionnsaigh air na cladaichean bha Mac Bheatha romhpa air an tràigh gu an liodairt dhachaidh. Ma bha eileanaich no siar-àitich ag iarraidh tuille is a' chòir de an toil féin bha Mac Bheatha air an luirg gu an toirt gu moth-achadh. Cha robh e gu muthadh c'àite am biodh feum air, bha Mac Bheatha mar churaidh buadhmhor a' gearradh sios nàimhdean a dhùthcha.

Cha 'n eil teagamh nach bu shàr taiceil, is nach b'fhear-feachd gun taing a bha am Mac Bheatha ; ach is dòcha an àite e bhi 'na cheann air feachd Dhonnachaidh, gur ann a bha e féin ionann is neo-eisimeileach do'n rìgh uile gu léir san dùthaich anns an robh uachdaranachd aige, is na's mò nach robh mór

iarraidh aig Donnachadh ach e a dh' fhuireach san dùthaich sin fad is a bhiodh e aig fois innte.

Ach is e a thachair a nis gu'n d'fhuair Donnachadh e féin, agus sin, faodar a bhi cinnteach as, an aghaidh a thoile, 'na dhiobarach gun chuideachd gun daoine air fearann dùthchais Mhic Bheatha. Bha e a nis am mèinn an fhir a bha deadh fhios aige a bhi air chùl na h-iarmaid a bha fathast air a fàgail de fhuil rìoghail Oide Dhuibh, agus ciod ris am bu dùth fiughair a bhi aige-san no againne ?

Cha'n eil teagamh nach do mhortadh Donnachadh fo làimh Mhic Bheatha féin, no le a luchd leanmhainn. Tha caochladh chunntas air a thoirt air an dòigh anns an do rinneadh e, ach cha'n eil teagamh nach do rinneadh an gnìomh, is nach robh Mac Bheatha air ceann a' ghnothaich.

Tha aon iomradh ag aithris gu'n do chog Mac Bheatha, mar aon de phrìomh chinn-feachd Dhonnachaidh, air a bhlàr a chuireadh ri Tor-Fionn, is gu'm b'ann taobh ri taobh a dh' fhàg iad casgairt na h-àraich nuair a fhuair Tor-Fionn a' bhuaidh ; mar an ceudna gur ann an déidh dhoibh dol a laighe san aon seomar am " Bùth a' Ghobhainn " dlùth air baile Eilginn a dh'éirich Mac Bheatha gu foilleil, is a shàth e a' bhiodag an Donnachadh. Tha iomradh eile ag ràdh gur ann an caisteal Mhic Bheatha féin a rinneadh am mort, is tha na h-uile eolach air an dòigh anns an do chuir am bàrd Sasunnach sìos e. Theagamh gu'm biodh e freagarrach an so ainmeachadh gu'm bheil sgrùdairean oibreach a' bhàird so, is luchd-eachdraidh an coitcheanas an diugh a' làn thuigsinn cia as a fhuair e " an eachdraidh " a shnaim e ri chéile anns an dealbh-chluich " Mac Bheatha " ; is mar an ceudna nach eil móran creideis air a thoirt

di mar eachdraidh fhìrinneach. Tha iomradh mar an ceudna air a thoirt air Gobhainn Allt Eireann, an gobhainn do am buineadh a' cheardach no am bùth san do rinneadh an gnìomh : thàinig e am fagus is chunnaic e ciod a thachair ; chum e " beul-dùinte " air na chunnaic e, is fhuair e a dheadh dhuais bho Mhac Bheatha ri linn sin. Tha an seorsa iomraidh sin ri tachairt ris ficheadan uair anns gach eachdraidh, anns gach beul-aithris, is co-cheangailte ris gach sar-ghaisgeach do am " b'éiginn " làmh a chur am beatha duine eile ; faodar mar sin fhàgail còmhla ris a' chòrr de na ro-sgeulan a tha air an ìnnseadh co-cheangailte ri ainm Mhic Bheatha.

Is fhasa a chreidsinn na sin uile gur i an dealbh a tha Mac-Dhonnachaidh a' toirt dhuinn is docha a bhi fìor :—Donnachadh air a ruagadh thar na h-àraich, gun duine 'na chuideachd, is e féin fo imcheist a' gabhail fasgaidh bho'n ruaig, sgìth, claoidhte, am " Bùth a' Ghobhainn." Anns an ionad sin thàinig nàimh-dean a theaghlaich air, Mac Bheatha féin no a chuid dhaoine. Cha robh fathamas ris ach am fathamas a thug a sheanair féin do'n chòrr de na bha a' seasamh eadar e is Crùn-na h-Albann, is mar sin mharbhadh Donnachadh far an robh e gun bhinn gun bhreitheamh, ach binn nam faobhar lann.

Thachair so anns a' bhliadhna 1040, is gun an còrr dàil ghlac Mac Bheatha an colbh rìoghail, ghairmeadh 'na rìgh e, is chrùnadh e am baile rìoghail Sgàin, air an Liath-Ail ; agus cha'n eil iomradh air gu'n d'thug i mi-mhodh dha ma bha e neo-dhligheach, oir cha d'thug i cnead no osna aisde nuair a shuidh e oirre ! Cha mhò a tha cunntas againn air aon a thogail a ghutha 'na aghaidh, no a bhi de'n bheachd gu'n do rinn e ceàrr an crùn a ghlacadh dha féin.

C

Bha dà mhac aig Donnachadh, Maol-Calum is Dòmhnull Bàn. Cha robh iadsan ach 'nan giollain, is ged a bhiodh iad ann a ghabhadh an taobh, a réir riaghailt na Tàinistearachd bha iad ro òg gu riaghladh na dùthcha a ghabhail. B'e Mac Bheatha féin, no co-dhiubh Lùlach, na'n dùinte a mach esan, a bu Tàinistear gus an tigeadh Maol-Calum gu ìre, eadhon ged a bhiodh e làn dhligheach.

Tha e air a ràdh, nuair a mhortadh an athair, gu'n do theich Maol Calum do cheann a tuath Shasuinn gu ruig Siward, Iarla Northumbria, is gu'n do theich Dòmhnull aon chuid do Eirinn no do na h-Eileanan an Iar. Tha e air a ràdh gu'm bu phiuthar do Shiward a bu mhàthair do an dà fhlaith Maol-Calum is Dòmhnull, is tha am beachd sin am bitheantas air gabhail ris mar fhirinn. Ach cha'n eil ni de dhearbhadh air càirdeas idir a bhi eatorra, co dhiubh gu'n robh piuthar do Shiward pòsda aig Donnachadh. Tha Wyntoun ag ìnnseadh dhuinn gur ann dìolain a bha Maol-Calum, ciod air bith mar a bha tighinn Dhòmhnuill Bhàin. Thà e ag ràdh gu'm bu nighean do Mhuillear Foithir-tabhaicht (Forteviot) a bu mhàthair dha. Agus ged a b'ann mar sin a bha a thighinn cha robh e 'na aonar fo'n aon innisg: bha a' cheart ni ri ràdh mu Uilleam nam Buadh a bha a' riaghladh cho dlùth ri taobh eile na criche Sasunnaich san àm anns an robh Maol-Calum air righ-chaithir na h-Albann, is mar sin cha robh so a mhàin 'na aobhar air a' chrùn àicheadh air.

Tha Mac Dhonnachaidh 'na eachdraidh de'n bheachd nach do theich na giollain idir. Tha e am beachd nach d'fhàg iad Albainn; gu'n robh iad dìreach mar a bha meoirean eile de Shìol Ailpein a chuireadh a thaobh aig àmannan na bu tràithe, air an àrach am measg an daoine féin. Is e sin, 'gan taobh-san,

an Athall is fo dhion an Aba Crìonan an seanair. Agus dh' fhaodte so a thuigsinn, oir anns a' bhliadhna 1045, thug Crìonan oidhirp air còmhstri a thogail as an leth, is Mac Bheatha a chur thar na rìgh-chathrach, aon chuid gu Maol-Calum a chur 'na àite, no Crìonan féin gus an tigeadh am flaith sin gu fearalas. Co dhiubh chaidh 'na aghaidh gu dubh oir chaidh Crìonan féin is dlùth air dà cheud de a luchd-leanmhainn a mharbhadh, anns an oidhirp mhi-fhortanaich a thugadh.

Bha nis Crùn Albann gu daingean, cinnteach air ceann Mhic Bheatha, is leig e ris gu'm bu rìgh cumhachdach e. Riaghail e an dùthaich le cùram, comas, is gliocas. 'Na shoirbheachadh cha do dhearmad e leas nam bochd, is cha do chuir e an suarachas nithean cràbhach na bu mhò.

" Mar Raibeart Brus," arsa Lang, " ged a bha Mac Bheatha 'na mhortair, aon uair is gu'n do chrùnadh e rinn e rìgh a bha ro-bharraichte ; bha e fialaidh ris na bochdan, is theagamh gu'n deach e air chuairt chràbhaich do'n Ròimh."

A thaobh an ni mu dheireadh so a dh'ainmich e, cha'n eil mór chinnt air gu'n deach Mac Bheatha do'n Ròimh gu pearsanta.* Chuir e no thug e airgead gu bochdan a' bhaile sin,

Cha'n eil aobhar air a chreidsinn nach robh e an comas neach aig an robh a' mhiann sin turus de'n t-seorsa a dheanamh anns na h-amannaibh tràtha ud. Bha barrachd co-chomuinn eadar slòighean is treubhan anns na lìnntean ud is lìnntean gu mór na bu tràithe na tha eadhon na h-eachdraichean is cùramaiche a' toirt fa-near. Bha malairt is co-chomunn nach eilear a' tuigsinn eadar slòighean fa leth na h-Eorpa iomad linn roimh theachd nan Ròmanach.

Mar so, tha an t-Ollamh Mac Alasdair ag ràdh ann an leabhran a chuir e mach bho chionn ghoirid—*Temair Breg*: *Remains and Traditions of Tara.*

" We are only beginning to realise how much movement there was between peoples and tribes even so far back as the European Bronze Age."

agus is e beachd luchd-eachdraidh a thaobh nam briathran anns an do chuir an seanachaidh sìos a iomradh air a' chùis, gur ann gu pearsanta a chaidh e ann. B'e Marianus an seanachaidh agus is ann mar so a sgrìobh e :—

" Rex Scotiae, Macbethad, Romae argentum spargendo distribuit."

Bha rìghrean a' toirt chuairtean cràbhach de'n t-seorsa so san linn ud, is tha iomradh air aon no dhà de fhlaithean taobh siar na h-Eorpa a dhol air turuis co-ionann ris an turus a tha air a chur as leth Mhic Bheatha. Ach cha'n e mhàin gu'n robh Mac Bheatha fialaidh bho bhaile, ach eadar-dhealaichte bho chuid a fhuair na bu lugha de chàineadh, thoisich a fhialaidheachd aig baile. Bha e daonnan tabhartach is cuimhneach air an Eaglais an Albainn. Tha tabhartas sònraichte de'n t-seorsa so comharaichte a thaobh aon ni. Thug e roinn fearainn an saor-thiodhlaic do Chéile-deeich Loch-Lìobhain am Fìofa, is anns an sgrìobhadh leis an d'thug am manach iomradh air an tabhartas a rinneadh, chuir e ainm Gruaige, mar bhanrìghinn sios còmhla ri ainm an rìgh : " Rex et Regina Scotiae," sgrìobh e, briathran a tha ag ciallachadh a réir breithneachaidh luchd-eachdraidh gu'm bu bhàn-rìghinn Gruag a thaobh fola i féin, is gu'n robh iad le chéile so-aithneachail air an dlighe sin a bha fuaighte ri a h-ainm. Tha, mar a thubhairt mi, an t-

---

Tha toiseach na linn so ris an abrar an " Bronze Age " (Linn an Umha) am bitheantas air a comharachadh a mach glé dhlùth air a' bhliadhna 500 R.C. is a réir briathran an Ollamh ionnsaichte tuigear nach eil sinn fathast ach a' teannadh ri beagan eolais fhaotainn air suidheachadh shlòighean is chinneach anns na h-amannaibh tràthail ud 'nar n-eachdraidh.

iomradh so comharaichte, is sin a thaobh is gu'm bheil e a' toirt làn-dearbhadh air co a b'i Gruag; gu'm b'i ogha Choinnich Ghrìmeil, Rìgh Albann, is mar sin ban oighre dhligheach Choinnich Mhic Ailpein, air a' chrùn.

Air blàr a' chatha b'fhior churaidh treun Mac Bheatha. Fo a rìaghladh comasach-san cha b'fhada gus an d'thàinig caochladh air an staid bhrònaich gus an do thuit an dùthaich an déidh bàis Mhaoil-Chaluim II. Chumadh a nis Tor-Fionn air a chrìochan féin, is bha sàmhchair a' faighinn seilbhe mu dheas mar an ceudna. Bha pailteas anns an tìr, theagamh mar nach robh i tuille gu ruig linn nan Alasdair, an dàra is an treasa.

Bha ìnntinn is bodhaig Mhic Bheatha a' co-chuimseachadh a chéile, is mar sin na buadhan co-fhillte 'na phearsa a thogadh flaithean de a sheorsa, miannach air cumhachd, gu inmhe àird an eachdraidh shlògh. Bha e àrd, dreachmhor, is làidir eadhon mar fhamhair. Bha fholt buidhe is fheusag ruadh, mar a thubhairt am manach, is am filidh Bearchan, no co dhiubh am fear-eachdraidh a ghabh dha féin ainm Bhearchain is a bha a réir coltais, beo anns an linn sin féin

" *Iar sin no geibh in Ri deirce,*
*Righe Alban ard dreachleirce,*
*Iar n-ar Gaoidheal, iar n-ar Gall,*
*Nos geabhaidh fial-ri-Foirthrenn.*

*In ruadh ba fionn-buidhe foda,*
*Ba aoibhinn damhsa occu,*
*Ba lomlan Albain shiar, shoir,*
*Fri righe an Deirce dasachtaigh.*

*Fiche bliadhna is deich* m-bliadhna,*
*For Albain in airdri riaghla,*
*For lar Scoine, sceithfidh fuile,*
*Fescur aidhche iar n-iomargain."*

(*An déidh sin, gheabh an Righ seirceil*
*Rìoghachd Albann aird, dhreach-leairgeach,*
*An deidh àr Ghàidheal, an déidh ar Ghall,*
*An sin gheabh an rìgh fial Foirthreinn.*

*Am fear-ruadh bha bàn-bhuidhe àrd,*
*Bu aoibhinn dhomh-sa an t-òg.*
*Lom-lan bha Albainn, siar is sear,*
*Ré riaghlaidh an fhir sheirceil* (*dheirg* ?) *chas-fheargaich.*

*Fichead bliadhna, is deich bliadhna,*
*Mar ard-righ riaghl e thar Albann* ;
*Air Blàr Sgàinn sgeithidh fuil*
*Air feasgar na h-oidhche an déidh na h-iomairt aimhreitich*).

Is e so uile gu léir dealbh a tha a' co-chòrdadh gu dlùth ri ar beachd mu ghaisgich is sàr-chliaraibh Ceilteach na linne anns an robh e beo.

Ach cha robh e an dàn dha crìoch a chur air a riaghladh an

* Deich. Tha so mearachdach : fichead bliadha is a' seachd, bho 1040 gu 1057, bu sin an fhad is a rìoghaich Mac Bheatha mar Rìgh Albann. Theagamh gu'n robh na trì bliadhna roimh sin a bha e 'na Mhór-mhaor Mhòraibh 'gan cunntadh leis an t-seanachaidh.

sìth ; ni mò bha e an dàn dha an crùn aiseag gu a ghineil féin no gu gineil a chéile rìoghail.

Bha nis Maol Calum Mac Dhonnachaidh, " Calum a' Chinn Mhóir," mar is fheàrr eolas air an eachdraidh, air tighinn gu ìre duinealais. Cha mhò bha e ni air deireadh a réir coltais a thaobh bhuadhan air a shinnsearan, Coinneach II., is Maol Calum II., is mar sin bha a sheise, co dhiubh air achadh a' bhlàir a' tarraing am fagus ri Mac Bheatha. Faodaidh gu'n do chuir Mac Bheatha am mi-shuim e, is nach do rinn e an t-uigheamachadh a bha freagarrach dha a dheanamh air cheann an latha a dh' fhaodadh e bhi dearbhte a thigeadh is gineil Dhonnachaidh beo. Bha an Donnachadh a b'athair dha air bheagan sgoinn, ach cha'n ann ainmig a thachair e gu'n do ghin ùmpaidh rogha mic cho math ri rogha athar a bhi aig ùmpaidh. B'ann mar so a thachair an teaghlach Dhonnachaidh is theagamh nach robh Mac Bheatha 'na earalas.

Mu'n àm anns an do theann Maol-Calum ri uigheamachadh a dheanamh gus crùn Albann a chosnadh air ais, thachair gu'n do bhrist cogadh a mach eadar Mac Bheatha is Sìward, Iarla Northumbria. Tha cuid de luchd-eachdraidh, gu sònraichte na seanachaidhean Sasunnach, a' co-fhillteachadh na h-aimhreit so ri oidhirpean " Chaluim a' Chinn-Mhoir " air a' chrùn. Is ann air briathraibh Florence á Worcester a' mhàin a tha na beachdan sin air an stéidheachadh, is dhearbh esan air dòigh no dhà nach eil a' bheag de earbsa ri chur 'na sgrìobhaidhean.

Thog Siward armailt mhór 'na dhùthaich féin is tharraing e gu tuath an aghaidh Mhic Bheatha. Thachair so 'sa bhliadhna 1054, ceithir bliadhna-deug an déidh muirt Dhonnachaidh. Chruinnich na h-Albannaich is air an t-seachdamh là-fichead

de'n Iuchar, chuireadh cath fuilteach air Dun-Sìonan an Siorramachd Pheairt.

Gu ruig so bha sruth an fhortain gu làidir le Mac Bheatha, is a ghréim air colbh rìoghail Albann gu daingean cruaidh. Ach chaill e an cath so, is bha làn bhuaidh-làrach aig Sìward.

Tha sgrìobhaidhean Ultach ag innseadh gu'n do mharbhadh de chuideachd Mhic Bheatha 3000 fear feachd, is gu'n do chaill Sìward 1500 fear. Tha seanachaidh Sasunnach ag aithris " gu'n deach Sìward le armailt chumhachdaich do Albainn, an dà chuid feachd tìre is feachd cuain ; gu'n do chog e ri Mac Bheatha ; gu'n do mharbh e móran sluaigh, is gu'n d'thug e air ais creach nach facas a leithid riamh roimhe." Tha an dà iomradh so a' dearbhadh dà ni : is iad sin gur e Mac Bheatha gun teagamh a fhuair a' chuid a bu mhiosa dhe, ach nach b'ann le a chorraig 'na bheul a thug Sìward a mach a' bhuaidh ; agus tha iad a' leigeil fhaicinn mar an ceudna an inmhe pailteis is saibhreis gus an d' thàinig Alba an linn Mhic Bheatha, nuair " nach facas leth-bhreac na creiche a thogadh riamh roimhe."

Ach cha'n eil aon seach aon diubh ag ìnnseadh ciod a b'aobhar do'n chaonnaig ; ni mò tha iad a' toirt an t-sanais is lugha gur ann as leth Mhaoil-Chaluim Mhic Dhonnachaidh a bha a' chuairt so. Agus an déidh sin uile, ged nach buin e gun teagamh do'n bheachdachadh so na's fhaide na iomradh a thoirt air, b'e so aon de phrìomh chlachan-stéidh argumaid Shasuinn ré nan linn 'na dhéidh sin a' tagar tighearnais air Albainn, agus sin gun dearbhadh gun chinnt ach briathran an t-seanachaidh a thugas fa-near. Agus ged a b'ann as leth Mhaoil-Chaluim eadhon a bha an oidhirp cha deach leatha ged a chaill Mac Bheatha, oir rìoghaich e fathast trì bliadhna eile mu'n do chaill

e an crùn. Agus nuair a thàinig an latha sin air cha'n eil cunntas air a' bheag de chuideachadh a bhi aig Maol-Calum, ach a luchd-leanmhain féin a dhlùth lean ri a theaghlach an Albainn a mhàin, is a dh'éirich leis-san a nis. Gun teagamh feumar àite thoirt do'n bheachd gu'm faod e bhi gu'n robh càirdeas fada as a thaobh fola eadar Siward is Maol-Calum. Tha e air a thagar gu'm bu phiuthar do Shiward a bu mhàthair da ach mar a thugas fa-near mar thà cha 'n eil an dearbhadh is lugha air gu gabhail ris mar fhìrinn.

Uile gu léir, leis gach cùis a chothromachadh an aghaidh is a réir a chéile, is e an co-dhùnadh a tha luchd-eachdraidh an là an diugh a' tighinn chuige am bitheantas, gur e cùis eadar-dhealaichte uile gu léir bho chùis Chaluim a' Chinn-mhóir a dh'aobharaich a' chòmhstri so. Thug Mac Bheatha san àm sin fasgadh do fhògaraich Normanach do'm b'fheudar teicheadh á Sasuinn, is a réir coltais b'ann gu cur riu, no gu toirt air Mac Bheatha an cur air cheann an gnothaich a ghluais Siward mu thuath.

Tha beul-aithris na dùthcha mu'n cuairt Dhun-sionain is Bhiornam a' toirt caochladh cunntais air an iomairt a rinneadh an sin. Tha e eadhon air ìnnseadh gu'n do ghearr gach fear de fheachd Mhaoil-Chaluim geug á Coille Bhiornaim, a ghiulain e mar shuaicheantas, no air aobhar éigin eile, dìreach mar a tha Shakespeare ag aithris. Is e Wyntoun an ceud seanachaidh a tha a' toirt iomraidh air 'na sgrìobhadh, is theagamh gu'n robh stéidh a thaobh-éigin aig a' chùis an toiseach. Cha'n e gu'm bheil sin a' dearbhadh aon chuid gu'n robh Siward is Maol-Calum an cuideachd a' chéile no nach robh.

A leigeil ris cho mearachdach is a dh'fhaodas beul-aithris

a bhi, tha iomradh eile air nuair a mhothaich Mac Bheatha do Choille Bhiornaim " a' gluasad air a h-aghairt gu Dun-Sìonan " gu'n do chaill e a mhisneach buileach le bhi a' cuimhneachadh air briathran nan trì baobh, is gu'n do thilg se e féin thar bearradh a' chnuic, is gu'm bheil e air adhlac an sin féin. Tha e mach á teagamh gu'm bheil an t-iomradh so uile gu léir mearachdach.

Ged nach do chuir an call a dh'fhuiling Mac Bheatha fo làimh Shiward thar na rìgh-chathrach e, cha'n eil teagamh, eadhon mar a thachair do Dhonnachadh roimhe anns gach call a thàinig air féin, nach b'e an crathadh sin a thug an ceud bhristeadh air a chumhachd. Thug " Calum a Chinn-Mhóir " is a luchd-leanmhain fa-near an déidh nan uile ni nach robh " Mac Bheatha Mór " neo-cheannsachail. Thuig iadsan a bha an aghaidh an toile umhail dha gu so gu'm faodadh e bhi nach biodh buaidh le a chlaidheamh-san daonnan. Na'm bu mhac-samhuil eile do Dhonnachadh, no fear a bu taise na e féin a bha air tionndadh 'na aghaidh theagamh gu'n seasadh e a' ghailleann a bha nis gu bristeadh thar a chinn, ach, mar nach robh sin 'na rath, cha robh Maol-Calum mar fhear-feachd ceum air ais air Mac Bheatha féin. Bha nis móran de inmhich na dùthcha ag éirigh le mac Dhonnachaidh. Faodaidh nach robh e saor is cuideachadh bho Shasuinn na bu mhò, oir b'e puing a bu làidire a fhuair àite riamh an clàr a steornaidh riaghlaidh-se a coimhearsnaich a chur an amhaichean a chéile, biodh iad sin an Albainn, an Eirinn, no air ploc air bith eile fa comhair.

Thòisich an iomairt is lean i. Mu dheireadh thàinig an là a bha gu nithean a chur an leth-taobh eadar Mac Bheatha is Maol-Calum. Choinnich an dà fheachd air a' chóigeamh latha de'n Dùdhlachd, 1056, an Siorramachd Abaireadhain dlùth

air ionad ris an abrar Leum-Fionnain. A réir coltais bha an cath goirt ach b'ann aig Maol-Calum a bha a' bhuaidh. Mharbhadh Mac Bheatha féin tha e air a ràdh fo laimh Mhic Dhuibh, mór-mhaor Fhiofa, is tha "Càrn Bheatha" a tha ri fhaicinn an sin gus an la diugh air a chomharachadh a mach mar an t-ionad anns an do thuit e. Tha iomradh air mac dha bhi air a mharbhadh mar an ceudna a' cogadh ri a thaobh, ach co-dhiubh is ann bho Ghruaig a bha am mac so aige no nach ann cha'n eil cinnt.

Ghairm dìlsean is luchd-còmhnaidh Mhic Bheatha a nis Lùlach 'na rìgh. Le bàs Mhic Bheatha b'e a nis an t-oighre dligheach : b'e sin an da-rìreadh bho bhàs Mhaoil-Chaluim II., ged a sheas a oide gu ruig so 'na àite. Ach a réir coltais cha robh móran gramaileachd no éifeachd ann gu dol air ceann sluaigh. Lean a' chòmhstri beagan mhìosan, ach cha robh ach an aon chrìoch do chùisean san dàn. Ann am blàr a chuireadh an Srath Bhalgaidh air an treasa là de'n Ghiblein, 1057, mharbhadh Lùlach is sgapadh a chuid feachd. Cha deach an còrr strìochdain a dheanamh aig an àm sin ; chaidh Maol-Calum a chrùnadh air an fhicheadamh latha de'n mhiosa sin féin an Lùchairt Sgàin, is fad is a chrùnadh rìgh an Albainn cha do thréig an t-slat rìoghail teaghlach 'athar tuille.

Mar a thugas fa-near tha e air a ràdh gur e Mac Dhuibh mór-mhaor Fhiofa, "an ridire sin nach do rugadh le mnaoi" a mharbh Mac Bheatha. Agus tha iomradh air a chur sìos gu socharach mu gach urram a chàrnadh air a cheann is air cinn a ghineil ri linn an euchd àghmhor a rinn e. Tha e air ìnnseadh gu'n do rinneadh 'na "iarla" air Fìofa e, is gu'n robh an dleasdanas fuaighte ris an inmhe sin an crùn a chur air ceann an rìgh

an àm dha bhi air ùngadh is air a chur air an rìgh-chaithir. Nis ma bha còir aig aon air bith de na bha beo san àm air an ainm " Mac Dhuibh," b'e an t-aon sin Lùlach. Mar an ceudna cho fad is a tha sgrìobhaidhean a' toirt soillearachaidh b'e mac do Chalum a' Chinn-Mhóir, Ethelred, ceud mhac na ban-fhlaith Sasunnaich an ceud fhear a rinneadh 'na " iarla " air Fìofa, no an cainnt eile, b'ann do Ethelred is air a sgàth a " rinneadh " a leithid so de inmhe an toiseach, is cha d' fhuair aon de'n ainm " Dubh " no " Duff " còir oirre gu ruig àm Alasdair I. Feumar leis a' sin tighinn a dh'ionnsaigh a' cho-dhùnaidh nach eil cinnt air gu'n robh a' leithid de neach ann riamh ris am " Mhac Dhuibh " air an d' fhàgadh marbhadh Mhic Bheatha. Mar sin theagamh gu'n robh e fìor air bharrachd is aon dòigh gu'm b'esan da rìreadh "An Ridire nach do rugadh le mnaoi."

Dh' fhag Lùlach sliochd 'na dhéidh. Bhiodh e na b' fheàrr do Albainn mar a thainig cùisean mur am fàgadh. Dh'aobharaich an t-sliochd sin a bhi ann iomad dòrtadh fola is dosgainn a thighinn air an dùthaich is air na sheas dìleas dhoibh. Ach tha so a' fosgladh na slighe gu raon farsaing eile an eachdraidh na dùthcha ris nach eil ar gnothach an dràsda, na's fhaide na a ainmeachadh.

Mar a bha na linntean a' ruith is crùn Albann 'ga shìor-dhaingneachadh an Teaghlach Athaill bha am beachd an coit-cheannas a' faotainn freumha nach robh an strì nam Mòrach ach ceannairceas do nach gabhadh leisgeul air aon chor faotainn. A thaobh Mhic Bheatha féin bha e air sealltainn ris mar mhac-samhuil an uilc uile gu léir. Cha'n eil an so ach an suidheachadh a b'ion dhuinn fiughair a bhi againn ris : thachair a' cheart ni an àmannan eile na's dlùithe dhuinn an eachdraidh na àm

Mhic Bheatha. Cha'n ann ann-san a' mhàin a bha an t-olc, is theagamh 'na thuiteam air Blàr Leum-Fionnain nach b'e idir a' chuid a b'fheàrr do Albainn no do a suaimhneas a thachair.

Cha'n fhios dhuinn gun teagamh ciod a dh'fhaodas aon ghinealach a thoirt mu'n cuairt. Na barailean is na h-iarrtasan a tha aig daoine an diugh, tha iad air an cur air chùl am maireach. Tha beachdan eile a' faotainn ruim 'nan àite, ach air son sin uile faodar de dhànadas a ghabhail os làimh, is nàdur de roimh-chuimseachadh a dheanamh air an eadar-dhealachadh a tha 'nar beachd a bhiodh eadar riaghladh Teaghlaich Mhòiribh is Teaghlaich Athaill, an Albainn.

Mar a tha eachdraidh ag ìnnseadh dhuinn, mur a deach Donnachadh féin an cleamhnas ris na Sasunnaich, chaidh co dhiubh a mhac Maol-Calum ann ; agus cha b'ann an tomhas beag air aon chor ach beo-bheumannach. Liubhair e suas air altair a' chleamhnais gach càileachd no buadh dùthchasach is Ceilteach a bha 'na innimh. Tha an riaghladh is an rian a chuir gu sònraichte a mhac Daibhidh air bonn a' leigeil ris cho iomlan is a bha an t-ìocadh a rinn e. Chuir a ghnìomhan is na h-ùr-dhòighean do'n do cheadaich e àite fhaotainn an dubh-chapull buileach air Albainn mar rìoghachd Cheilteach 'na gne. Cha'n eil aobhar air bith gu a smuaineachadh gu'm fàgadh aon chuid Mac Bheatha no Lùlach dìleab a bu mhiosa co dhiubh 'nan déidh. Is e eadhon ar beachd na'n do lean an crùn ri Teaghlach Mhòiribh gur e an Rian Ceilteach a fhreumhachadh is a chur am farsaingeachd mu dheas a' cheud leac a bhiodh 'nan ùrlar ; cha b'e an Rian Sasunnach no Nòrmanach a bhunaiteachadh mu thuath mar a shuidhich gineil Dhonnachaidh is Mhaoil-Chaluim an ìnntinnean air.

Ri linn an dìlseachd do Mhac Bheatha is do ghineil Lùlaich thàinig iomad dosgainn is sàrachadh air na Mòirich. Cha'n fhaodar gun teagamh gabhail ris an fheallsanachd a tha am bitheantas air a cur am fiachaibh oirnn an eachdraidh a thaobh "Ath-phlanntachadh Mhòiribh." Is e sin gu'n deach an dùthaich fhàsachadh ; gu'n deach luchd-àiteachaidh na mór-roinne sin uile gu léir fhuadach as an dùthaich is an cuid fearainn a thoirt seachad do Nòrmanaich is do Ghaill eile. Dh' fhaodadh e bhi, is bha e, dona gu leoir ged nach biodh cùisean mar sin. Bu leor a dhonadas do Mhòireach inmheach air bith a chuid is a chòir a thoirt bhuaithe ged nach rachadh fhuadach gun fios c'àite, no a bheatha a thoirt dheth. Thachair sin féin gun teagamh air uairean, ach am bitheantas an t-atharrachadh a thàinig mu'n cuairt b'e gu'n deach còir an fhearainn is na h-inmhean a b'àirde a thoirt do choigrich, is na nàistinnich a dheanamh ionnas 'nan tràillean dhoibh.

Uile gu léir, is a dh' aindeoin cho " caoin " is 'gan d' thugadh gu buil e, tha "Ath-phlanntachadh Mhòiribh " a' gabhail àite an eachdraidh nan dùthchannan so a thaobh eucoir is ana-ceartais air luirg is glé dhlùth an allamharachd air Ath-phlanntachadh Ullaidh na h-Eireann anns an t-seachdamh linn-deug. Le Mac Bheatha a ghleidheadh a' chrùin cha tigeadh am mì-shealbh sin air Mòiribh gu a clìth a thoirt bhuaipe, is a calmar-rachd mar mhor-roinn Cheilteach a chall. Cha bhiodh i 'na lios gu bhi air a spùilleadh leis gach aon a thogaradh cromadh oirre fad iomad linn.

Cha'n eil anns na dh'ainmicheadh ach beagan de na dh' fhaodamaid ar dùil a bhi ris na'm biodh a' bhuaidh aig Mac Bheatha. Ach leigidh sin féin ris mar a thugas fa-near gu'm

faod e bhi nach b'e a chuid a b'fheàrr a thachair do Albainn nuair a thuit an diulnach sin fo laimh " an ridire nach do rugadh le mnaoi," is a mhùchadh gu bràth dòchas an teaghlaich ris an do ghabh Mac Bheatha taobh ri an dlighe is ri an còir a bhi air an ath-aiseag dhoibh.

EACHANN MACDHUGHAILL.



# Còir Gruaige is Mhic Bheatha air a' Chrùn

Ailpein, Rìgh nan Sgotach.

Coinneach I. (Mac Ailpein) Rìgh Albann 843-859 | Dòmhnull I. (Mac Alpein) 859-863



# Fagail Eilean a' Cheo

Le DOMHNULL MACRATH, nach maireann.



HA *mi gun aighear, gun sùgradh air m'aire,*
*Mo dhùrachd bhi thairis an Glas bheinn a' cheò,*
*Mi air m' fhàgail air m' aineol an dùthaich nan Gallach;*
*B' fheàrr leam na gallan bhi 'n gleannan an fheòir.*

*B'ann san earrach a dh'fhàg mi aig àm na Fèill Pàdruig;*
*Bhi 'cur cùl ri mo chàirdean a dh' fhàg mi fo leon;*
*Bhi fàgail na dùthcha air bàta na smùide,*
*Bha mo chridhe gu tùrsach cur cùil ris an Stòr.*

*Nuair bhuaileadh an glagan 's a fhuair i fo astar,*
*Bu luaineach bha m' aigne a' fantainn air bòrd;*
*Bha'n iùrach 'na deannaibh 's i stiuradh air Glaschu,*
*'S mi fagail a' chala san caidlinn gun bhròn.*

*Nuair sheinn i an dùdach 's a thòisich an ùpraid,*
*Bha gual dol 'na fùirneis is smùid dheth de cheò;*
*Bu shiùbhlach ri falbh i 'si sgoilteadh na fairge,*
*'S mo shùil-s' ris an àit' san deach m' àrach 's mi òg.*

* * * * * * * *

*B'ait leam bhi 'g éirigh san òg-mhadainn Chéitean,*
*Mi togail na spréidhe gu bràigh an Uillt Mhòir,*
*A' fuadach nan caorach a mach ris an fhaobhar,*
*Uain òga gach taobh dhiom air raointean is lèoid.*

*Gu'm b'ait leam bhi 'g éisdeachd 'san òg-mhadainn Chéitean*
*Ri ceilearadh éibhinn gach creutair 's na neoil;*
*Eoin bheaga nan speuran toirt caismeachd dà chéile,*
*'Sa chuthag 'm bàrr géige le féin 'sa choill òig.*

*Nis tha bròn air mo léireadh ge tràth ni mi éirigh,*
*Mi an comunn luchd-Beurla nach éisd ri mo sgeoil;*
*Mo chàirdean bha dìleas gu'n d'fhàg mi'm Port-Rìgh iad,*
*'S gur brònach bhios m' ìnntinn gu'n till mi 'nan còir.*

*Fhir a shireas tìr m' àrach thoir bhuamsa ceud fàilte,*
*Gu dùthaich nan àrd-bheann a dh' àraich na seòid,*
*Far an labhrainn a' Ghàidhlig 's am faicinn mo chàirdean;*
*Mo dhùrachd bhi tàmh ann gach là bhithinn beo.*



# An Saoghal Eile

## Ann an Rioghachd Fiobh.

*Tha nead na circe-fraoiche*
*'S a Mhuileann Dubh, 's a Mhuileann Dubh,*
*Tha iomadh rud nach saoil thu*
*'S a Mhuileann Dubh o Shamhraidh.*



'n leth a muigh is maiseach aogas na seann Rìoghachd. Gu h-àrd air a h-uchd tha an dà Chnoc Lómunn, ag éirigh cruinn mar dhà chìch, agus uatha tha an tìr a' tuiteam gu socair sìos gu bruachan Tatha mu thuath, Camus an Fhorcha mu dheas, muir mhór Lochluinn 's an àirde 'n ear, agus amhaich a' Chnuic Uasail, no Oichioll, 'san àirde'n ìar. Tìr thorach, le iomadh baile beartach 'n a h-iomall, mar a theirear—Falluing uaine le oir de'n òr !

Tha Fìobh aithnichte mar dhùthaich ghnìomhach, dhèanadach ; a' soirbheachadh le iasgachd, meinn-ghuail, agus taighean-ceirde ; àite saoibhreach, saoghalta, anns am bheil peacaich lìonmhor agus naoimh ro-ghann !

Seadh, ach seall air ais. Ann an iomadh lìnn rinn saoghal ni's uaisle e féin fhoillseachadh ann am Fìobh, an saoghal a ta

fìor, buan agus buadhach ; dachaidh dhualach an anama, neo-fhaicsinneach ach mìadhail.

Oir aig caochla àm agus air iomadh dòigh thaisbeanadh an so cumhachdan ni's àirde na an talamh. Le sùil a choluinn sheall an duine o shean am mach tre cheò an aineolais air fearann fuar, fliuch, fiadhaich, fàsail, gun bhàigh, gun chaidrimh ; ach tre'n t-sealladh ud chunnaic e air uairibh crith-dheàrrsadh iongantach, faileas dùthcha ni's eòlaiche, mar gu'm b'e Fìobh eile, ag éirigh fa chomhair ann an leus an t-soluis ud nach fhacas riamh air muir no air tìr. B'e sin a dhlighe mar dhuine, oir

*Cha b'ann gu léir an dì-chuimhn' dubh,*
*'S cha b' ann gu tur an lomnochd riamh*
*Ach b' ann le neòil de ghlòir mu'n cuairt*
*A thàinig sinne nuas o Dhia.*

Air cùlaobh an t-saoghail gharbh so, a chithear, a chluinnear agus a laimhsichear, fhuair e air uairibh eòlas air seòl spioradail a chruthachaidh, agus air cuspairean o'n leth a muigh—creagan, sruthan, craobhan agus fuaranan—'n an samhlan air nithibh domhan dìomhair, air nach 'eil ainm air thalamh.

Na Clachan Seasaimh ud aig Lundainn, an clachan iad a mhàin ? Cha'n iad gu dearbh, ach cuid de bhun-inntinn a a chruinne-ché, cuimhne bhalbh o aois céine an t-saoghail. Na mealla-carraige a tha sgaipte thar aoduinn Fìobh, fad air seachran o'n chreig do'm buin iad—clach Ghorm a' Chillrìbhinn, Gorm-chlach Charrail, clach na Ban-draoidh aig Dunphàrlainn agus Clach-an-Fhamhair 's a Chillrìbhinn—cha chlachan iad a mhàin ach cuspairean iongantach, a chaidh a thogail le cumhachdan dìomhair an t-saoghail, agus an giùlan chum na ceart àitean 's

am bheil iad a cumail an diugh gach buaidh fholaichte a bhuineas daibh, agus eachdraidh am breith—dùbhlan do àrd inntinn an duine.

An t-allt ud aig Abair-Neidhe a' sruthadh sìos gu amhainn Eirinn, nach e sud cuisle bheò an dé-uisge, Neidhe, cumhachd Dhé anns na h-aimhnichean, samhla beatha an t-saoghail, oir tha gach nì saoghalta 'na shruth. Sanas o shaoghal eile.

Bha tobraichean na tìre so rìamh sìanta, oir bhuineadh iad do shaoghal thoirbheartach na beatha, uisge na beò-shlaint agus fuaranan deònachaidh. Tha a chuid mhór diubh fo ainmean nan naomh. Air Innse Mhaigh, aig Baile Luachair, aig Baile Màrnaich, aig Falkland agus aig Cupar, gheibhear fuaranan na Muir-Oigh, ceart mar a tha Tobar na h-Oigh aig Silòam. Aig Linn Dobharan tha Tobar Aindreais ; aig Abair-dobhair agus aig Cuid-an-Uaimh tha fuaranan an Naoimh Fhaolain ; aig Baile Màrnaich Tobar Bhrìghde, agus air feadh na ceàrna gu léir còrr agus deich thar fhichead fuaranan a tha coisrigte o linn nan Draoidhean, a' tairgse slàinte do'n choluinn, agus do'n anam, deoch ni's luachmhoire na fìon, air a tharruing o dhoimhne far nach ruig cuach thalmhaidh, rùn agus eòlas, smùain agus cuimhne air an t-saoghail ud o'n d' fhuair gach tobar a bheartan, gràdh an Tì ud a dhealbh agus a dheasaich uisge.

Ach ma bha aon àite seach àite eile anns an d'fhuair an duine o shean e féin glé fhaisg air an t-saoghal ud thall, b'ann ann an uamhan nan creag. Tha uamhann anns an fhocal, mac-talla gach nì a ta uamhasach no uaigneach mar an uaigh, agus ann am Fìobh fhuaireadh móran uamhan fuathasach, àitean duaichnidh, a chuireadh gruaim is ruaig air truaghan sam bith. Bha Na h-Uamhan (*The Wemyss*, mar is tric a dh'

ainmichear iad) 'nan àitean-còmhnuidh dìblidh, fada mu'n d'éirich Caisteal-nan-Uamh air an culaobh. B'iad uamhan àitean breith agus bàis iomadh ginealach de'n chinne-daoine agus shealladh orra mar chomhla doruis an dachaidh shìorruidh. Bha Cuid-an-Uaimh (*Pittenweem*) 'n a àite ro-naomh, agus bha anail naomh mu gach uamh eile. B'ann gu Uamh a' Chluig, fagus air Càir-challduinn (*Kirkcaldy*), is tric a chaidh Mìcheil Sgòtach airson deachdadh o'n t-saoghal ud thall, agus a réir sgeòil cha rachadh neach sam bith seachad air an ionad ud gun fhaireachadh neònach a bhreithneachadh, agus gaoth fhuair mì-thalmhaidh mu'n cuairt da. Innsear gu'n robh pìobaire dol dachaidh o'n fhéill a'm beul na h-òidhche agus aig Uamh Chreig a' Chluig bhuail air an osag luaineach ud. Gu grad, ladarna, chuir e am feadan 'na bheul agus shéid e suas ! An duine truagh ! Cha do chrìochnaich e riamh am port. Air cho àrd 's a dh'éirich fuaim an doinionn b'àirde sgread na pìoba fad na h-òidhche, agus aig beul an latha fhuaireadh am pìobaire marbh, 's am feadan 'na fhiaclan. Gus an latha 'n diugh, air gach óidhche ghaillionnach, is eòlach am fear triall air a' cheòl uamhasach sud ! Ri ùine bhriseadh sìos an uamh agus chuirte na clachan gu feum ann an tighean-còmhnuidh, ach thathar a' cagar gu'm bi an dream a tha a' fuireach annta car beag neònach 'n an inntinn (*Gardiner* ; *Farnie*).

Is minig a chualas mu uamh thaibhseach anns an robh pìobaire air iomrall ann an slighibh dall fo'n talamh. Fo Mhanachainn Chùlrois agus fo bhruachaibh a Chaimbeachd 's ann mar sin a tha, agus aig Taigh Mhonaidh Bharran cluinnear am pìobaire sìos fo leac an teintein ! Steach aig bun an teine, guth o'n t-saoghal eile !

Mar so fhuaireadh ann am Fìobh o shean, tre àitean agus cuspairean àiridh, beantuinn ri saoghal diomhair. Ach ann an ùine chualas aithris air creutairibh do-leirsinneach le seòrsa toinisg—sìthichean, uirisgean, eich-uisge—eilthirich air fad am measg chlánn-daoine. Na cuireadh e iongantas sam bith oirnn gu'm bitheadh sluagh ann nach buin do ar teaghlach féin. B'e'n ioghnadh mur bitheadh air fad a chruthachaidh gu léir neach sam bith ach cloinn Adhamh. Ach tha sinn uile an dùil o nach léir dhuinn iad nach urrainn daibh bhi idir ann! O'n tha sinne dall cha'n fhaod bith a bhi aca-san. Is e an fhirinn shocair stuaim gu'm bheil iomadh bith 's an t-saoghal mu'n cuairt duinn nach fhaca sùil duine riamh, ach air an làmh eile cha'n'eil e idir cho cinnteach gu'm bheil iad de'n dearbh dhreach a shaoil ar sinnsear.

Bha sgeul aca-san air each-uisge ainmeil air Innse-Cé, agus toman-sìthich thall 's a bhos air feadh na mór-chearn. Gheibhear ìomradh ann an leabhraichibh gu'n do ghoid na sìthichean brìgh a' bhainne aig Baile Luachair, agus an leann 's a Chillrìbhinn, ach bha muinntir a' bhaile sin cho ionnsuichte 's gu'm b' urrainn doibh dìon teine a chur air gach nì. Is iomadh oisean de Fhìobh anns an robh mór amharus gu'n robh na sìthichean a' goid nan naoidheana às a chreathail. Tha e sgrìobhte gu'n d' fhalbh iad le mac òg an Ridire Ailean Mortimer gu Tìr na h-òige, agus gu'm b'e gnìomh Aba na Manachainn air Innis Choluim fhaotainn air ais le urnuigh agus uisge beannuichte—innealan cogaidh an t-saoghail eile. Oir cha tig an saoghal sin faisg oirnn gun chunnart. Air an làimh eile tuigidh sinn o seann sgeoil ann am Fìobh gu'n robh na h-uruisgean ro fheumail do dhaoine sgìthe an àm a' bhualaidh, agus na mnathan sìthe glé sgiobalta air an t-snìomh.

Cha'n ann gu buileach a nasgaidh, ach co a dhiùltadh biadh no deoch airson cobhair chàirdeil o na coimhearsnaich iongantach so?

A réir eachdraidh chaidh daoine ni's fhaide na sin, oir bu thric leotha a bhi fàgail oiseanan de'n raon gu'n treabhadh—" croit an duine mhaith " theirte riutha, cuid nan dùl dhìomhair leis am bu toigh rìamh an duine fìalaidh. Is e a bha an sud aideachadh dhaoine gu'm bheil anns a' chruthachadh cumhachdan eile nach fhaodar idir a dhìmeas, nithean ni's toilltinneach na eadhon caontachd.

Folaichte anns an ùr faighhear air uairibh ann am Fìobh àitean adhlaic ar sinnsir, agus am measg duslach an cnàmhan soitheachan creadha agus sgeadachas umha—tìodhlaicean nam beò do na mairbh. Tha na cuachan sud a nis falamh, ach gidheadh tha iad làn, a' dòirteach thairis le biadh do ar n-anama-ne cho math ri iocadh gràidh do na spioradan a dh'fhalbh—manna na fìor chreidimh anns a' bheatha bhuan, gaol neo-bhàsmhoir eadar na càirdean a chaidh a null agus iadsan a dh'fhàgadh 'san fheòil. Cha robh an saoghal eile rìamh gun fhìanuis ann an Rìoghachd Fìobh.

Ma dheireadh dh'éirich air ar tìr grìan a' chreidimh Chrìosdail a' cur dreach ùr air gach taisbeanadh o'n t-saoghal eile, agus a' faotainn ann an nàdur bochd an duine buadhan ris nach robh dùil sam bith. A nis dh'fhoillsicheadh an dùthaich spioradail mar ionad soilleir agus glan, ni's cinntiche agus ni's dualaiche do'n chinne-daoine na an talamh daingean fo ar cos. Thàinig na Naoimh gu Fìobh.

O'n Ghréig thàinig gu Fìobh an Naomh Raoghul, no *Regulus*, a'tabhairt chugainn mìr cnàimh gairdein an Abstoil Aindreais.

Na dèanadh neach sam bith fanoid air sin, oir ma bha gràdh aig a chàirdean do'n Abstol so c'arson nach leanadh iad ri mìr bheag de a choluinn ? Chaidh an long 's an robh iad a' seòladh a bhriseadh air cladach gharbh an Rìgh-mhonaidh,* agus ghabh rìgh nan Cruithneach riutha gu cóimhneil 'n a fhardoch féin. Chuala e an Soisgeul—gràdh Dhé do dhaoine, beatha agus bàs Chriosd air ar son, agus saorsa gu bràth o'n pheacadh agus o'n bhàs—agus chuir e mu dheighinn eaglais bhriagh a thogal agus a sgeadachadh le airgiod agus òr. O'n latha sin ghabh sinn ris an Naomh Aindreas mar Fhear Comaraidh na rìoghachd so. Co dhiù tha an eachdraidh gu léir fìor no nach 'eil is ro chinnteach so, gu'n tàinig maille ris a' chreideamh ùr mór-atharrachadh air Rìoghachd Fìobh. An dùthaich a bha fàsail fiadhaich, thàinig i nis am mach fo bhlath, agus chinnich i mar an ròs. Ann an àite sluichd agus uamhan óillteil dh'éirich taighean sgiamhach, eaglaisean móra agus àros fòghluim. Cia as a thàinig iad ? Thàinig gu dearbh o'n t-saoghal eile ! Bha dùthaich uasal an anama a' briseadh a stìgh le sonas agus slàinte do'n t-saoghal thruagh thalmhaidh so.

'Na dhéigh sin thàinig an Naomh Séirbh no *Servanus*, a craobh-sgaoileadh an so eòlas na beatha is àirde. Ghabh e còmhnuidh aig Cùlrois far an do shlànuich e an righ, Brùide, o throm-tinneas. Aig an Dìseart (*Dysart*) leigheas e fear de na bràithrean a bha glé thinn, oir bheannaich e dha uisge an tobair an sin, 'g a dhèanamh mar fhìon, fo chumhachd ùrnuigh. Is ann 's an uamh aig an Dìseart a bha deasbaid mhór aige ri

* Nuair a thogadh eaglais an sin dh'ainmicheadh i a' Chìll-Rìghmhonaigh, ach a chionn gu'n robh i ro-mhaiseach cha b' fhada gus am b'e an t-ainm a Chill rìbhinn.

nàmhaid ro-chumhachdach chlann daoine agus nuair a chuir e fuadach air an droch spiorad sin bhac e dha tighinn gu bràth tuille do'n aite a chaidh a choisrigeadh leis a' bhuaidh sin. 'Se sin ri ràdh, an uamh ; cha'n e am baile. Aig Tulachbothain leighis e duine truagh anns an robh droch spiorad cìocrais, nach b'urrainear idir a shàsuchadh le biadh. Oir rinn an naomh aslachadh ri Dia air a shon, a' cur a mheòir air a bheul. Agus nuair a thàinig chuige trì daoine bodhar, trì daoine crùbach agus trì daoine dall, bha e làidir ann an creideamh, agus rinn e urnuigh air an son, agus bheannuich e dhoibh fuaran a bha an sin, agus nuair a dh'ionnlaid iad rinneadh iad gu léir slàn. Oir tha cumhachd Dhé coimeasach airson na h-euslaintibh is eugsamhuil.

Anns na làithibh sud rugadh aig Culrois an naomh ainmeil, Ceann-tighearn, do'n goirear gu tric *Mungo*. Bu leanabh caoin e, agus dh'fhàs e suas fo fhasgadh na h-eaglais aig Culrois. Nuair a bha e 'n a ghille beag, laghach, dh' fhìach e a chaoimhneas ann a bhi a' toirt air ais gu beatha eun beag, robaidh-róid, a mharbh droch bhrogaich 'n an cluich. 'N a dhéigh sin nuair a bha am bràthar a bha a' deasachadh bìdh na muinntir ro-thinn agus aig doruis bàis, mur robh e cheana marbh, ghuidh an gille còir so le móran deura airson a bheatha, agus thàinig anam air ais. Dh'innis an duine féin a rithis gu'm faca e aisling aingeil a thubhairt ris—" Is tusa an duine airson am bheil Ceann-tighearn ag urnuigh. Is fheudar dhuit tilleadh gu do choluinn, agus éirigh gu beatha."

Aithrisear na nithean so le Ioceline agus ùghdairean eile.

Is ann am Fìobh cuideachd a rugadh an Naomh Faolan a rinn móran ghnìomhas maith mu'n d'fhàg e an saoghal agus an déigh sin, oir tha luchd-eachdraidh ag innse dhuinn gu'n robh

cnàmh no cuimhneachan air choireigin a bhuineadh dha aig ceann feachd Alba aig Blàr Allt Bheannachd. Mur robh an Naomh féin a' dèanamh cobhair is docha gu'n do chuir sealladh a chuimhneachain ud spionnadh ùr ann an cridhe a luchd-dùthcha. Bha e 'n a dhuine ro chràbhach agus aig aon àm nuair a bha e ag aoradh aig Cuid-an-Uaimh bha solus a' sruthadh o mheòirean.

Ann am Fìobh, thàinig an saoghail eile glé fhaisg ann an Gleann Dhunphàrlainn nuair a bha a' bhàn-righ Mairearad ag urnuigh 'san uamh an sin. Cha'n aithne dhuinne ciod iad na fearta spioradail a dh'fhaodas leantuinn ri nithibh a bhuineadh do dhuine no do bhean chòir, no a bha iad a' caitheamh no a laimhseachadh. Chuala sinn mu aon àm 's an d' fhairtlich air bata an fhàidh feum a dhèanamh, ach chuala sinn cuideachd mu falluing aoin fhàidh tuiteam air am fàidh a lean e, agus ann an leabhraibh ionmhais na rioghachd so leughar gus an latha'n diugh mu leine an Naoimh Mairearad (*camisia beatae Margaretae*) a bhi air a toirt gu bàn-righ eile nuair a rugadh a mac, Seumas III., agus gu té eile nuair a rugadh Seumas V.

Airson Colum Cille, am fìor Ghàidheal sin, cha choltach gu'n do chuir e a chas rìamh ann am Fìobh, ach gu dearbh bha a spiorad an so. Tha an seann eilean, Aemonia, a' giùlan airson ceudan de bhliadhnachan an t-ainm Innis-Coluim, oir thogadh eaglais an sud fo ainm-sa le righ a bha taingeil airson tearmunn Choluim Chille. Agus b'e barail nam maraichean Sasunnach a bha a' taghal na mara so, gu'm buineadh faobhar-inntinn an Naoimh so do'n t-saoghal a ta làthair ged a bhuineadh a mhórneart do'n t-saoghal eile.

Cha'n ann an àl nan naomh a sgrìobhadh an eachdraidh, ach 'n a dhéigh, nuair a chailleadh cuimhne air an dòighean,

agus bha ar cinneach a' tuiteam air falbh o'n teagasg cho fada 's gu'n robh meas air mìorbhuilean ni's motha na air dùsgadh an anama. Ach cha b'iad mór iongantasan idir fìor obair an luchd-teagaisg ud no eadhon fìor fhianuis an t-saoghail eile do'n cumhachd. Cha robh annta ach cuimhneachan an sud 's an so air móralachd agus luach na h-oibre a rinn iad airson beatha ar sluaigh.

O na làithibh òirdhearc sin gus an latha'n diugh cha do chaill sinn gu léir ann am Fìobh breithneachadh an t-saoghail eile. Agus cha'n iad a ghnàth na taisbean a b'uaisle a b'fheàrr mar dhearbhachd. Tha e glé fhìor gur e an teisteas is fheàrr do chumhachd an t-saoghail neo-fhaicsinneach gu'm bheil beatha spioradail 'g a fiachainn féin ann an giùlan dhaoine ; ach is iomadh nì anns am faic sinn ann am Fìobh làthaireachd an t-saoghail a ta a mhàin buan. Cha'n ann a nis le làn ghlòir nan naomh, ach le iomadh comharra eile, dìblidh ach cinnteach, sanasan agus cagair bheaga o'n t-saoghal a ta foluichte, ìmpidh-ean mhaith no uilc, beannachd agus deagh rùin no droch rùin agus draoidheachd, aisling agus taisbeanadh. Daonnan thàinig a chumhachd o shaoghal ni's àirde, agus o'n t-saoghal iosal so taghadh an fheum a rinneadh leis.

Bu lionmhoir rìamh òragan agus ubagan ann an Rìoghachd Fìobh. Airson bàta a chur fodha b'i a ghiseag amharc air gu geur le fuath gharg, agus cuach a ruidhleagadh ann am balann uisge, gus an lìonadh i agus an rachadh i fein 's am bàta fo'n uisge. Airson a bhi a' toirt am bainne o'n chródh bu leòir sealltuinn orra le droch shùil. Airson leighis ainmhidhean rinneadh feum de geug chaoruinn. Airson cobhair do mhnathan thugadh doibh neamhnad, clach-fhuil. Agus airson fios fhaotainn

o thìr nan spiorad ghabhadh comhairle ri criathair an crochadh air snàth, no ri tionndaidh iuchair anns a' Bhìobull. Gheibhear na nithean so gu ro-phailt ann an leabhraichibh seisein nan eaglaisean. Aig a' Bhorch Nodha bha foirfeach eaglais còir, agus ghoid neach eigin breacan a mhnaoi. Bhagair e orra gach cùirt agus breitheamh, ach cha d'thug iad toirt sam bith, ach nuair a mhaoidh e gu'n rachadh e gu ban-fhiosaiche chum sgeul fhaotainn air a ghaduich, thàinig am breacan air ais an ath latha !

De gach gnè de dh' fhàisneachd bha rìamh a cuid féin aig Fìobh. B' ainmeil Mìcheil Sgòtach am Baile Mhaoraidh agus fhàidearachd mu iomadh nì. Nuair a chuir a' Bhan-tighearn Seònaid Fa' am mach às na taighean aca muinntir Baile Chlaidh-eimh a chionn gu'n robh i sgìth dhe bhi 'gam faicinn a' seinn 's ag urnuigh aig na dorsan 's gach feasgar, roi'-innis seann bhean ghlic gu'm bìodh an t-uachdaran am mach à thaigh féin mu'n tigeadh an sèathamh ginealach. Agus mar sin thachair (*Chapman*).

Nuair a chuala uachdaran Chaisteil nan Uamh cuid de'n chlachaireachd a' tuiteam leis a bhruthach dh'éigh e " Is duine marbh mi, oir is e so daonnan an sanas do fhear a' chaisteil." Agus gu luath chaidh a choimhlionadh (*Lady Munster*).

Nuair a phosadh Cailean, tritheamh Iarla Bhail'carais, dhìchuimhnich e an fhàinne agus fhuair e ìasad o charaid. Ach b'e fàinne bhròin a fhuair e, agus thubhairt a bhean òg gu'm biodh i marbh fo cheann na bliadhna. Agus bha (*Wood*).

Is iomadh giseag, òrag agus saobh-smuain a tha aig iasg-airean Fìobh, agus is mór am fìamh ro mhucan agus ghearran—beathaichean aig am bheil buil neo-thalmhaidh agus mì-shealbh-ach. Oir is daingeann ann am Fìobh seann chràbhadh

na ban-dè, Sealbh, cumhachd àrd nach eil idir furasd' a réiteachadh.

Bha Fìobh rìamh glé bheartach ann an sgeulachdan mu thiomchioll sealladhan soilleir fosgailte de luchd-còmhnuidh an t-saoghail eile, agus is iomadh àite an so 's am faicear solusan agus coslasan dhaoine agus mhnathan a dh'fhàg o iomadh latha an coluinnean talmhaidh 's an ùr. Cha'n ann an dé a thòisich so. Faisg air Ceann Aodainn tha raointean air nach dèan crodh laidhe sìos 's an dorcha, a chionn gur ann an sud a chaidh closaichean nan Romanach agus nan Callduinich a' losgadh nuair a thuit iad 's a chath (*Small's Roman Antiquities, is cuid eile*). Innsear cuideachd mu charbad drìlseanach an Ard-Easbuig Sharpe a' greasadh air aon oidhche 's gach blìadhna thar Monadh Mhàguis tre phladhadh soillse na gealaich gus a Chillrìbhinn. Innsear gu'm bheil Tomas Patar, a mharbh an t-Aba Raibeart air staidhir an àite codail, fhathasd a' taghal an ionad sin. Anns a' Chillrìbhinn cuideachd b'fheudar aon ait-reamh a thilgeil sios—an *Novum Hospitium*—a chionn gun do ghabh taibhse mhì-thoilichte a chòmhnuidh ann.

Am measg àitean taghail nan taibhse bha Cùlrois rìamh ainmeil. 'Sann an so a bha Morar Colvil, a chaochail 's a bhliadh-na 1728, 'g a fhoillseachadh féin do chuid de a sheirbhisich, leis a cheart aodach a b' àbhaist da bhi caitheamh. Aig Muileann Fòrdail chuir saighdearan Chròmbhail mu dheighinn am muillear a chrochadh, ach chuir esan fear eile 'na àite, agus a réir Bhuckner chithear samhla an duine bhochd sin air uairbh fhathasd an crochadh air craobh.

Aig Slochd a' Ghuill, faisg air Cill-a-mhanaidh, tha taibh-searachd ni's laghaiche, oir bha baintighearnan àraidh a' fuireach

an sud, agus thaitinn an t-àite brìagh riutha cho mór agus gu'm bheil iad fhathasd, an déigh ceud bliadhna, a' tighinn air ais uige ann an eideadh gheal (*Fife Herald*).

Innsear aon ùirsgeul maraon mu Charrail agus a' Bhroch Nodha, gu'm bheil banarach bhochd gu tric a' tighinn air ais agus a' guil :—

*'Se'm bainne tana 's tomhas gann*
*Chuir mise 'n so air faontraidh fann.*

Nuair a bha Rìgh Seumas VI. a' fuireach comhla ri a Bhanrigh Anna, agus an naoidhean aca, Tearlach, aig Dunphàrlainn, dhuisgeadh an rìgh le sgread uamhasach o'n bhanaltrum anns an ath sheòmar. Leum e an stigh far an robh i dh'fhiachainn ciod a dh'éirich di. Thuirt i gu'n d'thàinig do'n t-seòmar coslas seann duine, fìor olc, agus gu'n do thilg e earrasaid thar creathal an leinibh mar gu'n sgrìobadh e leis e. "Bu mhath an airidh" ars' an rìgh, "ged a thogadh e air falbh a chreathal is uile !" Leughar so an iomadh eachdraidh.

Is coslach gu'm bheil an saoghal eile an ceangal ri gach roinn de Fiòbh, oir cha'n 'eil baile sam bith gun sgeul taibhseachd aige. Mu Chàir-challduinn leughar ann an "Taobh na h-Oidhche de Nàdur" mu thaibhse saighdeir a thàinig gu culaobh taigh mhóir gu samhach, air choir 's gu'n d'thug a' chaileag staigh an nighe agus gu'n do leum an cù tre'n uinneag.

Tha an t-Urr. Seumas Skinner ag innse mu dhuine bochd ann am Bail' Unguraidh a bha 'n a bhantrach, agus nuair a bha e ag altrum leanabh beag thàinig a bhean a chaill e agus sheas i aig taobh na leapa. Chaochail an leanabh.

Ann am Burntisland chunncas aisling glé fhada mu nighean a chuir ponach beag air falach ann an cuach-chlar gu cheil o mhortair a mharbh i fhein (*Weekly Scotsman*, 1896).

Air monadh Chnuic Lomuinn 's a bhliadhna 1674 chunnaic móran sluaigh anns an athar coslas duine móir mar gu'm biodh e a' dìon buidhean a bha a' cumail coinnimh urnuigh 's an fhraoch. Thàinig saighdearan gu'n sgapadh, ach cha bheanadh claìdheamh no peilear riutha (*Rev. Robert Law*: *Memorialls,* 1638-84).

Mu thaisbeanadh na Baintighearn Uaine aig Caisteal nan Uamh, chithear sgeulachdan fo lamha na Baintighearn Munster, agus Diùc Aire-Ghaidheil.

Aig Uachdair Tuil chithear aon oidhche 's a bhlìadhna tìodhlacadh Uachdarain Scìne, agus aig Uachdar-darain o chionn ghoirid bha brogach beag a' cluich mu'n teine agus thubhairt e ri a mhathair " Fhuair m'athair a luirgean briste." An ceann leth-uair thugadh dachaidh fear an taighe le a ghairdean briste —cha b'e a luirgean (*Dr. Rorie*).

Ach de sgeulachdan dhe'n t-seòrsa sin cha'n fhaighear tè idir ni's sònruichte na ise a sgrìobh Ioseph Paton, an Dunphàrlainn, athair an Rìdire Noel Paton, mu aisling ro shoilleir a chunnaic e mu aircean a bha gu tighinn air teaghlach athar.

Feudar na nithean so uile, agus móran tuilleadh, a leughadh ann an leabhraichean eachdraidh. Cha b' iomchuidh a bhi ro chinnteach gu'm bheil gach facal dhiubh fìor, ach cha'n urrainn e bhi nach 'eil bun-stath air choireigin aca. Agus ma dh'aidichear so tha e a' leantainn nach 'eil Rìoghlachd Fiobh idir cho glandhealaichte o'n t-saoghal eile 's a tha a nis coltach.

Na'n tuigeadh sinn gach tachartas mar bu chòir dhuinn, cha bhìodh ioghnadh oirnn gu'n d' fhosgladh sùilean dhaoine air àm no dhà do nithibh an t-saoghail spioradail ; is ann a bhiodh ioghnadh oirnn gu'n urrainn iad a bhi daonnan dùinte.

Ach ciod e an saoghal eile ? Ciod e fhìor ghnè ? Ciod iad

a dhòighean ? Is e an saoghal neo-fhaicsinneach dachaidh gach uile mhaitheis. Is e an saoghal sin a bheir feart agus luach do gach nì a tha againn ann an litreachas agus ealan, ann an inn-leachdan, an eolas, agus an seòltachd.

Anns a' chruinne-chè, cha'n'eil nì sam bith nach fhaigh a bhrìgh agus a thairbheachd anns an t-saoghal sin. Is ann an sud a gheibhear cumhachd, oir is e cumhachd neart a chuirear gu buil, agus far am bheil buil, no nì rùnaichte, tha nì spioradail.

A thuilleadh air sin is ann 's an t-saoghal sin a gheibhear bun na maireannachd. Anns an t-saoghal bhochd so làthair cha'n 'eil nì buan. Muthadh agus meathadh anns gach nì mu'n cuairt duinn chì sinn, ach anns an dùthaich àluinn ud—

*Còmhnuichidh samhradh siorruidh ait,*
*Is blàthan pailt nach searg.*

Seadh, ach c'àite bheil crìochan an dà shaoghail ? Tha ann an nàdur an duine. Sinne, gach aon againn, tha sinn 'nar suidhe—fhathast—air an oir eadar dhà shaoghal ; ach air an taobh spioradail. Tha againn coig uinneagan tre am faigh sinn breithneachadh air an t-saoghal talmhaidh. Oir is e an saoghal talmhaidh an saoghal eile dhuinn, agus ma tha sinn glic measaidh sinn gur e. Is iad na h-uinneagan tre am faic sinn e—faireachdainn, fàileadh, faicinn, blas agus cluinntinn. Is e an spiorad a nì feum de gach aon diubh so. Agus an lorg na cnuasachd so chì sinn gu'm bheil cumhachd an spioraid a ghnàth a' fòirneadh ni's motha agus ni's motha a staigh do'n t-saoghal dhorcha so. Tha

còir an duine anns an tìr ud thall daonnan a' meudachadh agus cruaidh-thalmhaidheachd an t-saoghail so a crìonadh. Tha an ùine a' dlùthachadh anns am bi Rìoghachd Fìobh air fad air a drùidheadh agus a' drìlseadh ann an solus uasail an t-saoghail a ta sìorruidh.

LACHLANN MAC BHEATHAIN.



# Lughain Lir

## I.



H' fhàg an Fhéill-Aindreis an geamhradh air àrainn a thaighe féin, agus bha gart seang agus néul ciar an ràithe air laighe air na gàirdeanan loma cnuachdach a bha 'ga sìneadh féin mu thimchioll Bàgh-an-Eilean. Thall 's a bhos bha an crodh mu sgaoil air feadh nan croitean 's nan iomairean spiolte, agus na caoirich a' bùrach le'n crodhanan an làraichean dubha nan goirteanan bun-tàta air taobh an Rudha-Ghlais.

An Caolas-an-Eilean bha na sgothan fhathast air acaire le'n croinn 'na leth-shìneadh anns na cealan agus gach té dhin a' sealltainn air seann tìr, 's i mar gum b'ann a' bruadair mu làithean agus mu shiontainnean eile. Agus b'fhada mar sin a nis a bha a' chuid bu mhotha dhiu, oir is glé bheag falbhain a chaidh iarraidh orra o Fhéill-Mìcheil s' a chaidh, an uair a cheil an sgadan air Cuan Alasdair. O'n là sin féin b' ann annamh a chuir na criostaidhean ceist air Cuilidh Mhoire mu aobhar am beo-shlainte, oir bu dian a bha turadh agus bàrr ag éigheach air mullach an dìchill.

Am broilleach a' bhannail sgothan ud bha "An Oigh" gu sèamh 'na cadal, is tonnagan beaga a' chaoil a' maoth-leumna

ri a broilleach geal mar gum b'ann ag iarraidh a pòige, agus faoileag bhàn 'na seasamh air groban a toisich ag aibhseachadh a faileis féin 'san lighe foipe.

Am Port-nan-Leachd bha geòlag na h-" Oighe " 'na laighe air a cliathaich os cionn an tiùrra agus sgiobadh de ghillean beaga ceann-ruisgte, cas-ruisgte a' leigeil an luingeas a null 's a nall tarsuinn a' phuirt. Bu shòlasach agus bu leòmach an cridheachan beaga a' feitheamh astair agus giulain nan iùbh-raichean cnaige, ged a b' fhuar na casan agus an lapadh a' crupadh nam meur. Ach siod an long ris a' bheil an stràc ghorm air téubadh a mach am bàgh ! Chualas glaodh nan creach ag éirigh air gach taobh de'n phort, agus bha poigeineach beag bàn ag amharc as a déidh troimh dhà shùil neo-choireach a bha nis air laomadh le dorran, deòin-bhaidh agus le deòir.

Dh' éirich an sean-duine á ionad a shuidhe far an robh e air groban creige a' cur dòighe air beairt na luinge do'n fhear a bu lugha maith de'n bhuidheann. Bha a chéum tulgach agus mall, ionnan is mar is suaicheanta do'n dream ud leis nach àill a bhi a' call an saoghail air tìr. Bha a ghnùis ciar-chairtidh agus caithte fo mheinn nan siontan agus nan tràth a dh' fhàg fiamh a shùla glas mar lì nan tonn, agus a chròidh a rosgan cho dùr mu thimchioll a fhradhairc. B'e a choltas ri fhaicinn aon choltas a dheanadh teann-tàthadh ri cuimhne gach urra a leag riamh a shùil air, oir b'esan "An t-Eun," seadh, an t-èun sìth—an annlag-mhara. B'e Dòmhnull Mac Eoin a b' ainm dha an uair a bhiodh coigrich 'na dhàil no 'ga fhaighneachd, ach b'e "An t-Eun " féin an t-ainm a gheibheadh e gu bràth o na dùthchasaich.

Agus b'e sin an t-èun a fhuair trian gràidh gach leinibh a

thàlaidh pògan na màthar-mara a dh' ionnsaigh a beoil am Bàgh-an-Eilean o chionn còrr is leth-cheud bliadhna. B'e sin an t-èun, mar an lach eile, a thug an teagasg iomchuidh do na h-àil sin agus a rinn cuideachd iomadh éiginn a chur air féin as leth am beatha, a mànrain agus am faoin-iarrtasan.

Ach thigeadh sin do Dhòmhnull Mac Eoin mar iarrtas agus mar fhàgail, agus ged a bha leabhar na h-aoise 'sa Ghearradh-Mhór ag ìnnseadh gu'm fac e cheana dà bhliadhna air chùl an trì-fichead 's a deich, cha d' aidich a chridhe féin riamh dha gu'n robh e na bu shine na na companaich a bha leis air an fheasgar ud a leigeil luingeas, 'gan call, agus 'gan caoidh.

" Bidh i a nochd an Tìr-fo-Thuinn " ars' am fear beag eadar a reachdan, is e a' toirt sùla air an t-sean-duine agus an sin as déidh na té a bha 'ga fhàgail. Dh' aithnich Dòmhnull Mac Eoin dias de a churachd féin am beul an leinibh. " O cha bhi idir, a luaidh " ars' esan is e a' toirt ceum 'na choinneamh, " cha'n e sin taobh a bhios luingeas nan òg a' dol idir. 'Sann a tha an long agad-sa, a ghaoil, a' seoladh air 'An Oigh' ; air an luing agam fhìn." Agus bu nàdurra a thàinig na facail o'n bheul nach ìnnseadh breug : b' e siod an " long " aige-san gun teagamh. Oir b'ann leis féin an spéis agus an urram a bhi 'na cheann agus 'na chéile do 'n " Oigh " o'n là a chaidh a togail an Ceann-Phàdraig, agus mar bu mhór gràdh an leinibh d'a chulaidh féin ; aon ulaidh an t-saoghail, mar sin féin bha cridhe gun lochd an t-sean iasgair a' giulan spéise a b'ionnan gnè agus gile do'n iùbhraich ghasda agus do'n obair is do'n t-saoghal 'san do chuir e uile ùidh.

Is ro-mhath a leugh Dòmhnull Mac Eoin an iargain, agus an dorran dubh a bha a' lionadh spioraid a' phàisde le falmhachd

ùdlaidh na h-ionndruinn. Nach b' eòlach e féin air ? Nach ann dha féin a bu mhinig éisdeachd ri cruiteireachd ud an dàin air téudan ruighte deòin dhìomhair a' chridhe ?

Sheas am pàisde ri cois an fhir as an robh earbsa gach cumhachd, comais agus eòlais, agus a' fosgladh a shùilean taise, ceisteannach sheall e an aodann an " Eoin."

"An till i— ? " ars' esan, " an' till an Oigh chugam i ma fàs i dorcha ? " Chuir an sean-duine a làmh air ceann an leinibh agus dh' fhairich e a' chrith a bha air a shiubhal a' gabhail direach dhachaidh gu cochull a chridhe féin. "A dheoin Dia," 's e a fhreagair e, " tillidh, oir cha do dhiùlt Ise riamh iarrtas dian a' chridhe naoidheanta."

Ach na'n robh de thuigse aig a' phàisde mhothaicheadh e nèul eile air gnùis an " Eoin," agus ma thuig e o bhlas nam facal nach b'ann ris féin a bha 'n corr de bhriathran Dhòmhnuill Mhic Eoin, bha e riaraichte leis na thuig e gu ceart, oir bha e cinnteach gu'm b'fhior na thubhairt, gu'm b'fhior a thilleadh, seadh, a dheoin Dia, a dheoin na h-Oighe.

## II.

Bha an oidhche air ciaradh mu'n do ràinig Dòmhnull Mac Eoin a bhothan féin air dha na pàisdean a bha a' luingeineachd fhaicinn air cheuma an rathaid dhachaidh, gach fear is a " chu-laidh " féin aige fo a achlais. Air luirg Dhòmhnuill bha balach beag a' chìnn bhàin a' deanamh a rathaid gu creótach. 'Na asgall bha e a' giùlain na h-aon tè a chaidh riamh eadar e 's an cadal agus ged a bha i an éis a beairte gu léir bu shuarach sin ga dhìth-san seach a bodhaig chumadail féin 's gun a leithid eile air mhaise is air luaths 'san t-saoghal uile.

An dràst 's a rithist shealladh am fear beag air an ulaidh a bha a' lionadh achlaise, agus bhogadh e crudha gorm na làimhe eile sios fo bhann an fheilidh far an do chuir a mhàthair am pòca dha anns am biodh e a' gleidheadh an achlasain agus gach rud eile a bhiodh féudalach aig a sheorsa. Bha e bochd agus nochd an cor an t-saoghail, ach bha a chridhe beag saoibhir agus beairteach; a' cur thairis le buidheachas agus leis a' Charthannas mhór sin a chuir an strioch roinne am biadh na bàirniche.

Sheas an t-" Eun " air an stairsich aige féin oir cha robh ach astar goirid a nis aig mac na banntraiche ri dheanamh gu dorus a mhàthar. Chuir am pàisde a rithisd a làmh am bann an fhéilidh agus thug e a mach a' chnò a làmhraganaich e cho tric o'n a dh' fhàg e an cladach. "An gabh sibh-se siod uam-sa ? " ars' esan, is e 'ga sìneadh do'n t-sean-duine. " Gu dé tha sin agad a ghaoil ? " ars' an t-" Eun," is e a' tionndadh ris an leanabh a bha 'ga bheannachadh. " Cno Mhoire " ars' am fear beag. " Cno Mhoire a thug mo sheanamhair dhomh, ach gheall mi dhuibh-se i nam faighinn an long." 'S ann 'na mhór annas a rug Dòmhnull Mac Eoin air an t-sìneadas á làimh mic na banntraiche, agus mu'n d'fhuair e gu ceart a shùil a leagail air bha fear beag a chìnn bhàin a' toirt nam bonn as a null an cnoc. " Cno Mhoire," ars' an t-iasgair ris féin, " cnò nam mór bhuadh is nam beannachd."

An uair a bheannaich an t-" Eun " an taigh fhuair e nach robh neach air àrainn roimhe, agus air dha a dheanamh cìnnteach nach robh aige ach e féin shuidh e os coinneamh an teine agus bhuail e air ùrachadh nan leannan smaoin a bu tric a dh'eirich leis riamh 'san t-suidheachadh cheudna.

A rithisd is a rithisd eile bheireadh e as a phoca a' Chno Mhoire

agus thionndaidheadh e i le abhdan a smaoin eadar a mheoirean. Ann an cridhe a ghealbhain bha e fhathast a' faicinn na cloinne a leigeil an luingeas air chuan òir. Thall fo bhonn na Creige Móire bha " An Oigh " a' tarruinn nan lion sgadain is a' ghrian mhór chrà-dhearg ag éirigh air oir an t-saoghail. Siod i a rithist le a h-aodach air a stupadh am bonn a' chroinn is i 'ga sniomh féin am fiaclan nan sean Mhuiritheartaich a' thighinn o'n Sgeir Mhóir ri là nan seachd sion.

Thug Dòmhnull Mac Eoin cinnichneadh air a ghuailnean, oir bha crith fhuar air siubhal a dhroma. " Nach e Catriona a tha fada aig a bhoin a nochd ? " shaoil e ris féin agus e ag éirigh a' lasadh an lampa.

## III.

Riamh o'n cheil an t-iasg goirid do làimh cha robh Dòmhnull Mac Eoin idir 'na shunnd no 'na rò-shlainte a dh'aindeoin gach àird is aire a bha dichioll Catriona Bige a' solar d' a céile. Bu bhean agus boirionnach ise do'm bu dòigh agus gnàths an car deasal a chur deth gach gniomh agus gnothach do am beanadh a làmh an ainm nam beannachdan geala agus ma laigh luchd no lùnn riamh air cridhe a companaich cha b' ann gu cìnnteach an comain a dùrachd-se. Ach cha b'e cion dòighe no aire a bha 'na cheann aobhair do 'n fhadal agus do'n ionndruinn a bha a' sior-tholladh an tuill an cridhe an " Eoin," ach aobhar no dha eile air nach do leig e féin riamh àileadh an fhacail.

Ach chanadh an fheadhainn a bu ghéur-chuiseiche de a luchd-eòlais nach robh athair riamh ann a bu déidheile air a mhac féin na bha esan air mac na banntraiche, agus gu'm bu dubh an sealbh nach do ludhaig dha an toileachadh sin a bhi

aige dha féin. B' fhior nach robh de theaghlach aige riamh ach an aon nighean, Mórag, ach bha i sin féin a nis air cheann taighe dhi féin. Is tric a thuirt a màthair gu'm faoidteadh an dorus a lionadh le clachan an là a dh'fhalbhadh an t-aona-mhullach, ach ma rinn ise an rud a bha coltach dhi 'n uair thug i a làmh is a cridhe do Eachann Mhìcheil cha bu mhò a lion sin dorus a h-athar le clachan na a leighis e an iargain a bha 'na aorabh is 'na ìnnsgin.

Ged a bha Dòmhnull Mac Eoin riamh gun chuideachadh gun toileachadh mic dha féin ghreimich e an aghaidh gach cruadhaige ri snàthnein 'san fhiacail a chumail ris an fheadhainn a bha 'na urrachd, agus ghléidh e chuige so a spiorad saor o bhraighdeannas an t-saoghail. Bu tric a theireadh na h-eòlaich gu'm b'ann air an spiorad sin a bha e a' tighinn beò, agus nach b'ann air a' ghreim a rachadh 's a' bheul. Agus b' fhior dhaibh féin sin, oir gu dé eile a choisneadh dha an urram a bhi 'na athair-éisdeachd do anamaibh leanaban, agus 'na cheann-feadhna air luchd leanmhuinn Pheadair an t-Iasgair.

Ach aige-san bha roinn a bharrachd air sin mar lughan lir a bha cho làn de eòlas agus de dhuatharachd a mhàthar 's a bha an t-ubh de'n bhiadh. Dha-san bha an tonn a' cheart cho dlualach 's a bha e do isean an ròin, agus cha robh beo na chuireadh sgaradh eatorra. Ged a chaidh a bhreith air tìr, cha robh tìr dha ach mar chreig an anmoich do'n èun mhara ; cha robh fior no fìrinneach dha ach saoghal saor a chuain—guth na mara a bha gach là ag ath-aithris 'na chluasan iorram agus agallamh a sheanaran. Oir bha ceòl is caithream am beol-san air chuimhne mhaireann nan tonn a' beathachadh 'aigne le blas nan làithean móra a bh'ann, agus ag iùil a spioraid thar chéuma duathara na

sligh a tha a' sior-ghabhail a null, is a dheoin féin mar dheoin ud eile na lacha air lorga soilleir an gabhail agus an gnàths, oir b'e féin, gun amharus, am fear mu dheireadh de 'na daoine.'

Bha Dòmhnull a rithisd air iteig an cridhe a smaoin an uair a thàinig Catriona Bheag a staigh agus Eachann Mhicheil leatha. Bheannaich an sean-duine a chliamhuinn le fonn agus flath fialuidh nan seann fhàilte agus bha ceist aige air o nach robh Mórag 'na chois. "An dà," ars' Eachann, " cha b' ann air dheòin na h-oidhche a thàinig mi fhìn, ach air cheann turuis. 'Sann a thàinig brath feasgar gu Calum Ruairidh gu bheil an sgadan air bualadh 'san Loch Mhór."

" San Loch Mhór ? " fhreagair an t-" Eun," is e a' toirt boc as air an t-séisig. " B' e mo bheachd fhéin e ! Agus ma 's math a fhuaireas e gu ma fèarr a gheibhear e, Dia 'na thoiseach."

Thug Catriona Bheag sùil fhuadain air Eachann oir bha i a léughadh na seann siorruig a' lasadh an sùilean an fhir a bha air an t-séisig. Agus bu mhath a thuig Eachann féin gu'n robh an sruth lionaidh an aghaidh gach leisgeil a chruinnich esan air a theangaidh o'n a dh' fhàg e Mórag oir b'e an fhìrinn nach robh e idir air son an taighe fhàgail air a' gheamhradh so. B'e a dhùil 'n uair a ruigeadh e " Taigh-a'-Chladaich," mar a theireadh e féin ris, gu'n cuireadh e ìmpidh air a athair-céile an aghaidh falbh, agus gu'n cuireadh e air shùilean dha nach robh dà lion aige slàn a b'urrainn e a chur am bogadh o'n là a chaidh an sracadh 'na sraoitean air an Bhuail-Uachdraich. Bha leisgeul eile aige gu'n robh a' bhàthach ri a tughadh agus arbhar ri a bhualadh, ach nan robh de ladarnas an cridhe Eachainn Mhìcheil na chuireadh ceal dha air diùideachd a nàduir dh' aidicheadh e nach robh anns gach car sin ach leisgeul a mhàin agus gu'm b'e aire, cùram agus

gaol Móraige an aon ùidh a bha 'na aigne agus 'na amharc fad a' cheud gheamhraidh so dhaibh air an tigheadas féin.

"Am màireach màta, a deoin Dia," ars' an t-"Eun," "bidh sinn a' gabhail lorg na lacha. Bheir am brath do chàch an sgiob-aidh air do rathad a nochd." Dh' fheuch Eachann ri a leisgeul a b' fheàrr a thoirt ga chuideachadh, ach le aon sealladh de ghnùis an t-sean-duine dh' fhairich e a choguis a' diteadh na bha shios aige air chor is gu'n do shiolaidh a dheilbhidhean as mar shlatha-gan sneachda. Chunnaic e gu'n robh spiorad Dhòmhnuill Mhic Eoin air ghabhail leis an t-seann fhadal agus a rosga laiste le lasan an t-seann iarrtais—iarrtas an eoin-mhara gu uchd nan tonn ; iarrtas an ròin agus an dórain gu dachaidh iomchuidh an gnè—siorruig cridhe nach d' fhairich beò riamh ach esan a chaidh a bhreith fo gheasa nan cuan.

Dh' éirich Eachann Mhìcheil gu falbh. "An uair a thig là, thig seòl ar comhairle," ars' esan, is e a' cromadh a chinn fo 'n àrdorus. "Chi mi sibh 's a' mhaduinn. 'San àm tha mo chomhairle-sa an cead Móraige."

Bheannaich an triùir a chéile le math is rath na h-oidhche agus fhuair Eachann gu céum an rathaid-mhóir le léus na h-uinneige. "Lorg na lacha," ars' esan ris féin, "ach lorga mo dheòin-sa an aghaidh an t-sruth."

## IV.

Air maduinn Di-luain bha Bàgh-an-Eilean 'na làn-dùsgadh. A mach 's a staigh bha tosgaireachd nan geòlagan agus ceòl nan gillean a' cur sùird air toiseach an là. Mar mhaighdinn mhaisich air a h-imeachd ri maduinn ghréine á seòmar a sgead-

achaidh bha "An Oigh " 'na h-uidheam agus i mar gu'm b'eadh a' feitheamh ri tighinn fear na bainnse. A mach an t-seòlaid bha atharag aighearach a' toirt air àlach òg nan tonn a bhi a' buiceis dhannsa, agus aghaidh gach eathair 'san acarsaid ag amharc le spéis agus éud as an déidh, is iad a' ruigheadh bhallaibh an acairean le dèoin an leantail.

Bha an Aifrionn air sgaoileadh, agus bha fir is mnathan a tearnadh le Cnoc-na-h-Eaglaise a dh' ionnsaigh an rathaid mhóir. Aig crois an rathaid bha Dòmhnull Mac Eoin agus Eachann Mhìcheil a' feitheamh ri Móraig agus ri a màthair a bha céum beag air dheireadh orra. Sheas a' cheathrar an dàil a chéile a ghabhail beannachd an dealachaidh, agus air cheann an t-seanachas nach robh fada bha a h-athair a breith air làimh air Móraig. Bu cheart ri ràdh gu'n do choisinn agus gu'n d' fhuair ise gràdh agus blàths cridhe mór a h-athar o'n cheud là shona a bhuail a shùil oirre, agus bu dòcha gu'n do rinn a ghaol dhi a bhi gun leth-phàirt ionmhuinneachd na h-ulaidh so aibhseachadh 'na chliabh le ceum gach là a bha a' dol oirre-se agus a bha a' tighinn dheth féin.

Sheall Mórag an aodann a h-athar, rud nach bu tric a rinn i riamh, agus mu'n tàinig na facail idir thar a bilean bhuail an t-àtach a bha a' laomadh 'na dà shùil ghuirme saighead an cridhe Dhòmhnuill Mhic Eoin a chuir biorgaidhean coireachaidh agus féin-dhìtidh gu doimhne 'anma.

"Agus tha sibh a' bràth air a bhi falbh a m' athair an déidh uile," ars' ise. " Tha sibh a' falbh, ach cha'n fhalbh ach tilleadh. Dia 'na thoiseach. Ach tha aobhar mo shonais agus mo mhis-niche-sa a' triall leibh." Cha tàinig e riamh fa-near dhà-san gu'n robh cridhe mnatha agus rùintean màthar air chùl aigne a

nighinne, oir cha robh innte gu bràth le a shaoiltean-san ach "Mórag." Cha tàinig e riamh a staigh air gu'n do dheoghail i cioch na màthar a dh' ìobair gach sile de ghràdh a cridhe agus dàn a saoghail an éirig a chomuinn, a chaidreabh agus a ghaoil féin-san.

Ach thuit sgleò bharr sùilean an t-sean-duine an iomlaid nam facal a chuala e air chor agus gu'm b'ann le oidhirp a fhuair e freagairt dhaibh. "A Mhórag," ars' esan, gu h-athaiseach, ciùin, "na saoil gu h-olc dha t'athair na tha e a' toirt uat air iasad ged is maoidhteach mo choguis féin air mo bhéumannan. Ach a Mhórag, tha an guth 'gam ghairm; tha mo dheoin 'gam dhuanadh is mo chor 'gam ghreasad. Na biodh curam ort-sa, a ghaoil, bidh sinn a' tilleadh dhachaidh gun dàil mar a bi dad 'ga fhaotainn."

"Beannachd Dhia 's Mhoire leibh mata," arsa Mórag is i a' fàsgadh làimhe cruaidhe a h-athar, "agus cuimhnichibh, a m' athair, gu'm bi mise a' cùnntais nan là is ag àireamh nan oidhche gus an till 'An Oigh.'"

Ghabh Dòmhnull Mac Eoin a chabhag féin mar leisgeul a chum imcheist a chridhe a cheiltinn air an atharrach, agus a' dioladh nam beannachd le tomhas pailt a rùintean diomhair, thionndaidh e a aghaidh gu cnàimh an rathaid.

Cha tàinig móran á ceann Dhòmhnuill Mhic Eoin fad an coiseachd gu Taigh-a'-Chladaich ach is math a dh'aithnich Catriona Bheag gu'n tàinig caochladh air fonn a companaich o mhaduinn. "An dà," ars ise, is iad a nis aig ceann na h-iodhlainne, "cha chreid mi fhìn a Dhòmhnuill gu bheil Mórag idir air son do Eachann an taigh fhàgail, agus gu dearbh is mise nach eil a' cur a deòin an uidhreachd dhi am dheaghaidh

fhéin." " Cha 'n eil," fhreagair a companach gu h-athaiseach, " ach a bhean, saoil nach dean aire a màthar agus fasgadh taighe a h-athar a cor agus a cuimhne a thionndadh o shlighe na h-ionndruinn gus an tìll sinn-ne ? " Thuig Catriona Bheag o fhuaim nam facal nach robh a companach a' tatadh an t-seanach-ais so na b'fhaide agus le for is fiosrachadh a leithid thill i a' cheist a bha air bharr a teangann air a h-ais gu nead diomhair a cridhe féin.

An déidh do Dhòmhnull a' bhò a leigeil a mach agus a fàgail air cheann a h-ionaltraidh am braighe na croite fhuair e poca na sgothadh làn truiste air a choinneamh, oir 'sann aig an làimh a lion e riamh a b' fheàrr smaoin agus eolas air féum agus feabhas gach bad is dad a chaidh cho tric 'na bhroinn.

A lion fear is fear thug an t-" Eun " a nuas na lìnn ; na sè a b' fheàrr a bha air an fharadh, agus bha e 'gan cur 'nan aon tòrr air an ùrlar eadar dhà dhorus. Dh' èalaidh an t-seana-bhean sios seachad do'n chùlaiste agus chuir i a làmh fo'n chluasaig an ceann adhairt na leapadh. Rúisg an t-iasgair aosda a leadan liath an uair a mhothaich e fianuis a mhnatha le aobhar deas-ghnàth a' Chriosdaidh aice 'na làimh agus an cois comharradh geal na Croise bhaslaich ise an t-uisge coisrigte o'n chnotaig air an fhear a bha a' falbh is air na lìnn. Chrom an t-iasgair a cheann an aigne iriosal na h-ùrnuigh is air a bhilean orthaidhean toraidh na mara is diona nan gaoltach a' cur snaime a bu ro-theinne eadar spiorad an t-seann Ghàidheil agus an-mannan nam feadhnach a ghléidh dhà is a dh' fhàg aige Dìleab Dé.

Roimh cheann leth uair an uaireadair bha Catriona Bheag 'na seasamh 'san dorus 's a làmh os cionn a sùl is i ag amharc

a mach am bàgh. Bha "An Oigh" an déidh a cead fhaotainn, agus an seol mór suas mu leth a' chroinn. Gu a cluais thigeadh srann nam blogaichean, agus bu léir dhi dhithis iùbhran a' leigeil an cudrom air calpa na tàirne, agus dithis eile nan con-shuidhe 's iad a' sìneadh an droma a' toirt orra an taoid-frithir. 'Na sheasamh 'san toll dheiridh bha an t-"Eun" féin a' frith-ealadh air an stiuir is ailm ghasda na h-iùbhraiche aige 'ga cnia-dachadh 's 'ga clùmhadh 'na achlais. An drast is a rithist bheireadh e sùil bharr a ghuailne rathad an taighe agus an ath shùil air gabhail an t-siuil. Thug na gillean an ionnsaigh mu dheireadh air an tarruinn, agus chaidh car de'n taod 'ga dhean-amh teann cruaidh mu'n urracaig. Phut Dòmhnull Mac Eoin uaidhe an ailm, agus ghabh an seol ruadh làn a aodaich de'n iar-thuathaich a bha a' greasad a cabhaige le dol an là. Thug "An Oigh" sìnnteag aotrom aisde, chuir i car beag aigeannach 'na ceann, is i a' togail air a' chrònan ud a thug freagairt bhinn o bhéul na bòdhaige a bha 'na seasamh air Sgeir na h-Ainnire. A lion té is té thog sgothan a' bhaile an crònan céudna, is leig faoileagan lasagan mulaid is ionndruinn 'nan déidh.

Air guala an fhuaraidh air clàr na h-"Oighe" spalc Calum Bàn am màla fo a achlais agus a' toirt aghaidh do'n ghaoith lion e e le deò na mara. Le cluas-chiuil an eileanaich air fhaobhar a geiread chuir an t-òganach cordadh air na duis agus dh' fhosgail e dorsan a' chiùil eile: ceol duathara nan daoine. Chuala na sgothan eile blas nam pong agus thug gach cridhe beannachd air anam an fhir a chuireadh fo gheasaibh gach èun chòmh luath is a ghluaiseadh e a ludag. Sgaoil sgiathan a' chiuil air an atharaig agus thog mnathan air na cnuic na facail o bheul an t-sionnsair :—

*Chunna mise Long nan Daoine*
*'Ruith nan tonn air Cuan an t-Saoghail*
*O, ho i o, 's na h-iù rù*
*O, ho i o, 's na h-iù rù*

*Fear 'na toiseach 's e sior-chaoineadh,*
*Fear 'na deireadh 's e sior-ghlaodhaich*
*O, ho i o, 's na h-iù rù*
*O, ho i o, 's na h-iù rù.*

Thug am piobaire tionndadh eile air a' cheòl agus ruigeadh àileadh nam pong claisdeachd na feadhnach a bha a' crathadh nam beannachdan o'n chladach, oir co aca leis nach b'ionmhuinn " Soraidh leis a' Bhàgh."

" Gu'n ludhaigeadh Dia ceol nam Flathas dha 'r n-anmannan " arsa Catriona Bheag is i a' tionndadh a staigh air an dorus, " agus gu'n gleidheadh E dhuinn na tha air ar n-ionndruinn an nochd."

Theirig an ceol air sìneadh an astair agus rinn an tè mu dheireadh de na sgothan falach cuain. Thill faoileagan fionn air thòrachd an àite cadail, ach bha ceist air an aithne is iad a' faighneachd d' a cheile c' àite an cuireadh iad an nochd an cìnn fo sgéith.

V.

Bha nis suas ris a' mhios o'n là a dh' fhàg na sgothan an t-acaire an Caolas-an-Eilean. O chionn là no dhà bha an roinn bu mhotha dhiu air tilleadh agus an ath-oidhch' féin bu shuilbhir, sona a bhiodh iomadh cridhe agus cagailte 's a' Ghleann air choinneamh na Nollag.

Am màireach nach iomadh caman ùr, àlainn á Loch Uthuirn a bheireadh faodhar air ball air an Liona Mhóir ? Agus nach iomadh cridhe beag iteagach agus sùil bheag chaithriseach nach tugadh an nochd for do chrionnachd rag, sheannta nan inbheach ach do am biodh gach uair gu maduinn mar fhaide an t-saoghail is gun 'san t-saoghal féin dhaibh-san ach aon raon air am biodhteadh ag iomain le camain 'ura agus aon linne air an leigteadh luingeas ; luingeas a bhiodh a' tighinn dhachaidh anmoch as na lochan ciana le athraichean ionmhuinne gu gràdh, caidreabh agus sonas na h-oidhche.

Ach an Taigh-a'-Chladaich cha robh an nochd blasad an aoibhneis sin a bha a' lionadh nan taighean le gàire nan òg, ach 'sann a bha e air a thachdadh le àileadh fuaraidh na h-ionndruinn agus le anablas na h-iomagain a bhuineas do fhadal, do ghràdh agus do chruadal.

Air leaba na clòsaide bha Mórag 'na sìneadh 's a cluas an claisdeachd ris gach fuaim—fuaimean a bha gach mionaid a' cur am fiachaibh oirre gu'n robh a deoin coimhlionte, gu'n tainig "An Oigh." Dh' eirich i air a h-uilinn 'san leabaidh an uair a chual i da-rìribh céum a staigh an dorus, ach air dhi casad a màthar a chluinntinn thuit a fiughair a rithisd gu làr iochdrach a cléibhe. "Am faca sibh duine, a mhathair ? ars' ise, is i a' feuchainn ris a' mhulad a chleith bharr a gutha. Bha Catriona Bheag a' dol a chur fòidean air an teine ach an uair a chual i guth Móraige a' bruidhinn chaidh i a nùll far an robh i. " Bha mi a' bruidhinn ri Eoin, mo bhrathair," fhreagair a màthair. Stad i tiotan a dh' fhaotainn moidh furachail a cainnte. " Bha e ag ràdh gu'n robh e a' bruidhinn ri t'athair an dé, is gu'n robh dùil aca a bhi a staigh 's a' mhaduinn."

" Taing do Dhia air son sin " arsa Mórag, is i a' leigeil a cìnn sios air a' chluasaig.

B'e an fhìrinn gu'n do chuir Catriona Bheag car no dhà anns a' bhrath a fhuair i o Eoin, oir bha fhios aice 'na cridhe féin nach robh e gu leas ìnntinne a h-ighinne nan rachadh innseadh dhi nach fhaca " Réul na Maidne " ri bruidhinn rithe "An Oigh " o'n là roimh iar-bhòin-dé, agus cha mhò na sin a leig i seach dorran a cridhe féin nach b'e sonas a rath ach mullach na deòin-bhaidh ri aobhar a chuideachaidh a thug air Dòmhnull Mac Eoin seòl a dheanamh air Sgathabhaig an là sin.

Ach is deacair ri bhuain am freumh a ghabhas a bheò o thoil is o dheoin a' chridhe, agus ged a bha am fios sin féin am falach air giùlan na seana-mhnatha bha fios eile a b' fhìrinniche leatha na brath gach naidheachd a' cur as a cuimhne briathran a bràthar.

Smàl bean Dhòmhnuill Mhic Eoin an teine an oidhche sin an ainm Moire is a Miç is nan Aingle Freiceadan mar a rinn i gach oidhche o'n là a chaidh brèid oirre, agus ghabh i mu thàmh fo dhion Cuairte Dé.

Cha robh i, ar leatha, ach air a sùilean a dhùnadh an uair a chual i céum a companaich air an stairsich. A' cuimhneachadh dhi gu'n do chuir i an clàidhean iosal air an dorus léum i as an leabaidh agus le sonas is taingealachd a' lionadh a h-aigne dh' fhosgail i an dorus do'n fhear a bha air tighinn bharr annraith a' chuain. Ach neach no créutair cha robh ri fhaicinn. Fàisneachd cha robh air falbh no air fèath. Sheas i, sheall i—dh' éisd i. Dhùin Catriona Bheag an dorus, agus thìll i do'n chùlaiste, is iteag air a cridhe. " Manadh is math nam beo ort a Dhòmhnuill," ars' ise rithe féin is i a' tionn-

dadh do'n leabaidh. " Làmh dheas Dé gad' chuideachadh ma seadh 's gu bheil thu an nochd an dàil t'éiginn, ach is neo-ghnàthach dhuit, eudail nan daoine, t' iarrtas a leigeil an cluais na h-oidhche." Agus bha fàth aig na facail, oir cha b'e so a' chéud oidhche a chuir ordagh-oidhche Dhòmhnuill Mhic Eoin a bhean a dh' fhosgladh an doruis dha.

## VI.

Bha beul na h-oidhche a' cròdhadh mu thimchioll oirline Chanaidh is Rùim, agus bha an sgarbh, an duibheanach, agus an langaidh air sgéith chlis an cabhaige 's gun smaoin eile a' stiuradh an astair ach an t-ionnan 's a bha maraon a' laomadh an uchd nan gillean a bha 'san uair a' saodachadh caithinnich na h-"Oighe" thar cheann Eige. Bha a' ghaoth air beothachadh o'n tuath 's an ear-thuath agus ged a bha aithneachadh beag de shìneadh air tighinn 'san lùnn bha de aodach os cionn na sgothadh na bheireadh dhi buaidh a làn-astair a ghleidheadh gun taing do'n phluicein. Agus cha bu mhiosa na sin a dh' fhaodadh i a dheanamh an nochd nan éireadh a dheoin is a cheird leis an " Eun."

Bha solus Héisgeir cheana a briobadh a shùl mar a bha e a' faireachdainn dùbhradh is athadh na h-oidhche a' toirt dheth trian a sheallaidh agus curraicean geala nam beanntan Sgitheanach. An dràst 's a rithisd bha snaoth ghèadh 'sa ghlogail a' seoladh seachad gu h-àrd 's an amhaichean sìnnte do'n deas agus am bronnaichean geala a' toirt sanais air aobhar teann an siùdain. 'San àird a tuath bha neoil stiallach chathbhach a' chòmh-thràth a' gealltainn an atharrachaidh a bu tric riamh

a rinn aisearan de'n Chuan Sgìth agus a dh' fhàg gu beachd corra àilte an cuimhne nan daoine.

Cha b'ann gun fhios no gun aire do Dhòmhnull Mac Eoin a bha aon de chomharran Nàduir a' deanamh frìth nam fios, oir b'ann dha féin a b' aithne a leabhar a léughadh gu ceart. B'ann leis-san gun teagamh a bha an t-eòlas agus an tuigse air nach do ruig leabhar a' mhic-léughainn; eòlas agus tuigse air oidheam nan dùl agus air cridhe sean duathara na mara. B' esan 'na aonar de sgiobadh na h-"Oighe" air nach robh fonn nam fiughair oir bu smuaireanach a choltas is e 'na shuidhe mar a b' àbhaist aig an stiùir. Ach ma bha aon dad a' cur cùraim air an sgiobair is beag for a bha aig Calum Bàn, agus b' fhada o chridhe cùis no cuspair eile air an t-saoghal ach an cuspair a bu rùn do'n cheol a bha e a' seinn 'san toll thoisich, far an robh e a' fulaist air choinneamh tràth bhìdh an fheasgair. Agus ma bha méur aig Calum air seinn na pìoba cha b' ann dad air dheireadh a bha guth a chìnn air na h-òrain, seadh, òrain nach cualas aig neach riamh ach aige-san ged a b' àbhaist leis ainm an ùghdair a chur astar là uaidhe féin. Ach cha b'e fear nach cualas roimhe a bu mhil 'na bhéul-san aig an àm ach,

*Bheir mi hó o ró-bha h-ó*
*Bheir mi hó o ró bha h-í*
*Bheir mi fàil-il éile h-ó*
*'S mì tha brònach 's tu 'm dhìth.*

*Thug mi 'n oidhche fhliuch fhuar*
*Air a' chuan ri droch shìd'*
*Gus na ràinig mi 'n t-àit'*
*An robh gràdh geal mo chrìdh'.*

Thug Dòmhnull Mac Eoin caisleachadh grad air féin mar neach air an tigeadh saighead gun fhiosda an uair a chual e an ceol agus a sheinn an t-òganach an rann ud a thogadh smaoin agus cuimhneachain an com a bu teirce fàth agus do'm bu lugha aobhar na com an fhir a rinn an co-fhreagradh so. "Gràdh geal mo chridhe-sa cuideachd," ars' esan ris féin, " gràdh nam bean agus gràdh nam màthar—gràdh is motha dòruinn na dòruinn na h-oidhche an nochd, ach a dheoin Dia—a dheoin Dia—."

Nan robh barrachd de sholus an là air fhàgail mhothaicheadh càch gu'n do laom air dà shùil an fhir a bha aig an stiuir, agus nan robh fios no faireachadh aig Calum Bàn cha do lean e air a' cheòl a dh' ath-bheothaich do Dhòmhnull Mac Eoin ceann an aobhair a dh' òrdaich a sheòl á Loch Sgathabhaig 's a' mhaduinn, agus a bha o 'n tràth mhoich sin ag iarraidh luaths na lasrach do'n " Oigh." Ach is saoibhir ainfhios a' chruadail, agus is mairg a dh' iarradh cràdh na glé-thuigse do uchd sona na h-oige. Bhà fhios aig càch gu'n robh iad a' tilleadh dhachaidh gun an cor dad na bu chothromaiche na bha e an là a dh' fhàg iad Bàgh-an-Eilean agus nach robh 'san oidhirp a rinn iad ach dragh gun tairbhe. Ach cha robh fhios aca nach b'e sin cùram a bha air iarraidh an fhir a bu cheann dhaibh, oir cha b'e eadhon a dheoin-san a dh' iarr an siubhal sìth do'n sgothaidh an nochd. Cha b'e, a ghràidhein, ach òrdugh an naoidhein ; iarrtas an leinibh gun bhaisteadh ; achain nach do dhiult cridhe eileanach riamh agus nach diultadh idir cridhe Dhòmhnuill Mhic Eoin, oir naisg esan a shaoghal an oidhirp a freagairt,—thug esan bòid a ghlùine, bòid nach fhuasgladh ach cìll no coimhlionadh, an comain aslachaidh nam mogagan maotha, mìne, meala a chunnaic

e 'san togail 'ga ionnsaigh ; an comain glac-lùths a' chaidribh a chuir a chadal dha air iomrall.

Nochd Calum Bàn a nuas troimh an cheal a dh' ìnnseadh gu'n robh an clàr bìdh deasaichte. " Gabhaidh mi fhìn an stiuir fad 's a bhios sibh shios," ars' esan is e a' tighinn far an robh an t-" Eun." Sheall Dòmhnull Mac Eoin air an fhear a thug an ceartair biorgadh air a chridhe.

" So mata, a mhicein mo ghràidh," ars' esan is e a' toirt seachad iomlaid a shuidhe is uallaich, " agus cùm ceann na h-'Oighe' air lorg na lacha gu dachaidh na gréine ; air an àite 'sam bheil gràdh geal gach cridhe." Dh' èalaidh an sean-duine sios an déidh chàich, agus dh' fhàg e Calum Bàn fo iongantas a bu doilleire leis na dubhar na h-oidhche.

Bha "An Oigh" a nis an déidh Canaidh a chur as a deaghaidh. Thoisich Calum ri cur suas an astair a bha i a' deanamh agus an astair a bha roimpe. Bha còir aice gu'm biodh i am Bàgh-an-Eilean fo cheann thrì uairean an uaireadair. Agus nach ann an sin a bhiodh an oidhche ?—Oidhche Nollag ! Nach ann an sin a bhiodh an fhoghail agus an fhiughair ? Bhiodh ùine gu leor aige Màireag bheag a ghaoil fhaicinn roimh Aifrinn a' mheadhon oidhche. An sùil 'ìnntinn chitheadh e i 'na seasamh am beul an doruis agus sùil a furachlais agus a fadachd air ceann Orasaidh is air beul na seòlaide. Bu leir dha cheana an rughadh a bha a' lasadh 'na gruaidh is i, ar leatha, a' faicinn seol na h-"Oighe" a' nochdadh a staigh Sgeir na h-Ainnire. Agus siod e féin an déidh a dhol 'na shàr dheise ghuirm suas an Cnoc Mór 'na coinneamh. Gu dé a chanadh i ? Gu dé a chanadh e féin ris an té a bha a' lionadh 'aisling o chionn mios fhada gheamhraidh ? Chanadh e mar a bha e a nis a' seinn :—

*O teann rium a rùin,*
*Thig dlùth do m' chridh' a stòir,*
*'S éisd buille 'n ùird*
*Air slabhruidh ùir ar bòid.*
*O, m' annsachd is tù !*
*O, m' ulaidh, m' ùbh'l de'n òr,*
*M' ionndruinn is m' ùrnuigh,*
*Mo mhùirneag bheag òg.*

Ach bha càch a nis an déidh am bìdh, agus ged a bu chruaidh le Calum e, rinn làthaireachd Dhòmhnuill Mhic Eoin crioch obann a chur air an t-snathain fhaoin ud a bha e a' tachras le a leithid de thlachd agus de shonas ìnntinn.

Cha bu luaithe a bha an t-" Eun " air suidhe 'na ionad àbhaisteach na mhothaich càch dha a' snòtadh na gaoithe. "An dà 'illean," ars' esan, " so far a bheil a' fear a chaidh air chall oirnn, ach 'sann air chall fhéin is fhéudar dha a bhi oirnne an nochd." Mar a thubhairt b' fhior. Bu ghann a bha na facail as a bheul na leig muc mothar aisde is i a' deanamh car-a'-sgairbh tarsuinn roimh thoiseach na h-"Oighe" agus a' mhuir 'na griosaich theine a' lasadh is a' dùnadh as a déidh. "Agus sann aice siod a tha fios a bhlais," ars' Eachann Mhicheil, " ach nach minig a bha cothrom seilg aig fear gun ghunna ? " Agus nan robh sùil agus cluas a' chleachdaidh aig a' chòrr de'n sgiobadh mar a bha aig an " Eun " chitheadh agus chluinneadh iad eadhon a nis féin an t-iasg a' goil rompa agus leis orra. Ach 'sann a dhùin deuchainn agus dorran an eòlais so glas mu bheul gach aoin aca oir bha mullach an cion-rath agus am mi-bhuaidh air am foidhidinn fheuchainn agus a ruighinn gu goirt. Ach

co a bhreithnicheadh dhaibh comhairle an leas? Nach bu bhochd dhaibh, shaoileadh fear aca ris féin, a bhi an nochd a' tilleadh dhachaidh an déidh mios a chosg a' ruith an fhortain nach d' fhuaireas ach a mhanadh, agus iad a' nis a' diùltadh na bha Cuilidh Mhoire a' tathunn orra le gean cho fialuidh? Dhean-adh uair an uaireadair dhaibh na bha a dhìth orra, shaoil fear eile, agus cha chuireadh an dàil sin as an àm no as an gabhail iad. Cha robh an oidhche, gun teagamh, gealltanach, dh' aidich Eachann Mhìcheil fo a shuim féin, ach is docha nach robh an t-atharrachadh cho faisg air a beul 's a bha a choltas.

Ach do Dhòmhnull Mac Eoin cha robh de iùnntas aig cuar-taig a' chuain na bheireadh fuasgladh dha-san o'n cheangal a rinn e, agus cha robh 'san domhain mhóir guth eile air an tugadh e an fheairt a bha e a' tabhairt, a dheoin Dia, air guth an naoidhein.

Mhàirneulaich esan màs dubh na spéur a rithisd agus léugh e am brath nach do choisinn a mholadh—no a chàin-eadh. Bha nimh na h-oidhche air tighinn air faobhar na gaoithe agus bha ceann na h-"Oighe" a' teannadh ri éirigh a dh'aindheoin leòr a h-aodaich. Ach co dhiù bu chall no bu bhuannachd e rompa no 'nan déidh cha do chuir Dòmhnull Mac Eoin tuilleadh cainnte air a bharail dhaibh, agus a' fàgail cùraim na sgothadh air a chliamhuinn dh' imich e sios do'n toiseach far an do shìn e e féin air a leabaidh chruaidh, chumhaing roimh 'n chrann.

## VII.

Bha coltas bagarrach air an fheasgar earraich is Dòmhnull Mac Eoin, a' bhean is Mórag a' fagail Bàgh Chòrnaig leis an sgoth dhuibh is i làn feamainn. Mar bu ghnàth le sannt an

seòrsa chuir na mnathan a leithid de lionadh 'san eathar is gur gann a dh' fhàg iad iomas an iomraidh do'n dà ràmh. Bha an todhar 'na chruaich air gach taobh de'n tobhtaidh mheadhoin agus giobagan dheth a' dol am bogadh thar a beòil, oir cha robh a bheag is réis de a bòrd os cionn an uisge. Air Caolas na Sgeire bha am pluicein ag éirigh an aghaidh an lionaidh a chuir fiamhachd air cridhe nam ban, agus a ghluais eadhon cuisle an " Eoin " le iteag cùraim. A mach 'sa Chaolas Chumhang bha sgaoth de na faoileagan a' goilearaich is iad a' tumadh air an t-siolaig. "A m'athair," arsa Mórag, is i a' seoladh a laimhe a mach an caolas, " gu dé an t-èun neònach a chaidh seachad oirnn an siod ? " Sheall a h-athair mar a dh'iarr i agus mar gu'n rachadh urchair 'na fheoil, "A Dhia dion sinn ! " ghrios e, is e a' saoradh nan ràmh. "An annlag !—an annlag mhara ! "

Léum Dòmhnull Mac Eoin as an leabaidh le graide nach bu choltach ri 'aois. Mhothaich e gu'n robh an toiseach dall, dorcha ; an crann 'na shìneadh 's a' cheal agus an dorus dùinte.

Bha " An Oigh " a' tulgadh 's a' carachadh agus 'ga sniomh féin mar neach am mullach fiabhruis. Dh' fheuch Dòmhnull Mac Eoin ris an dorus fhosgladh, ach sin cha robh 'na chomas oir bha cudrom air a chùl agus friog, frag aig an sgadan bheò air a' chòmhlaidh. Os cionn an anfhaidh agus na breisliche chluinneadh e fiaclan na " caillich " iaruinn a' faoisgneadh fo spàirn. Chual e guth Eachainn Mhìcheil ag éigheach, " Tha gu leòr mhór ìnnte 'illean." " Nach eil Thu a Dhia 'gam fhaicinn ! " arsa Domhnull Mac Eoin le ainnteas ìnntinn, is e 'ga dhinneadh féin suas an ceal air muin a' chroinn.

Le togail de a cheann thilg e am bòrd deth an t-sloc. Dhòirt

cithe sneachda a nuas mu 'aodann is mu 'ghuaillean. Air an ath sgobadh bha a chas air a clàr uachdair. Bha clàr na sgothadh geal, ach bha an saoghal an taobh a muigh dheth sin mar uamha nam fuath, agus ullabheistean an domhain air chuthach dhearg na misge a' rèabaladh air a feadh.

Am priobadh na sùla léugh Dòmhnull Mac Eoin na bha os a choinneamh. Léugh e an dubh is an geal. Thàinig blas a' chruadail air an t-seile nach rachadh sios dha. Rinn an sean-duine greim air an stagh a b' fhaisge dha is e a' faireachdainn tuaineal 'na cheann.

Mhothaich an fheadhainn a bha shios 'san deireadh dha is e 'ga leigeil féin 'na shuidhe far an robh e. Léum Eachann Mhìcheil o'n " chaillich " suas far an robh 'athair-céile. "A bheil dad ceàrr ? " dh' fhaighnichd e is e a' càradh a bhoise air bathais an fhir a bha 'na leth-shìneadh an tacsa a' chroinn. Bha fuar-fhallus a' lòchradh air aghaidh Dhòmhnuill Mhic Eoin, ach smid de fhreagairt cha tàinig as a cheann. Rug Eachann Mhìcheil air dornan sneachda agus shuath e sin 'na fhuachd ri 'aodann. Thog an t-" Eun " a cheann an sin agus b'e a cheud fhacal dha " Dia is Moire a bhi leinn an nochd ! "

Dh' éigh Eachann do'n fheadhainn a bha a' tarruinn an còrr de na lìnn fhàgail far an robh iad. "An tuagh orra !—an tuagh orra ! " arsa Dòmhnull Mac Eoin anns a' ghuth a b' fheàrr a thigeadh leis. "An nochd, an nochd 'illean gràidh os cionn gach oidhche—os cionn gach an-oidhirp a thig no thàinig —gu dé a rinn sibh mar so orm ? "

Thòisich Eachann Mhìcheil ri leisgeul a dheanamh air son an t-saoghaltais a thug orra géilleadh do'n bhuaireadh a thàinig

orra agus ghabh e sàr-chothrom air gach facal a dh' fhaodadh e a chum an cionta a lughdachadh agus am buannachd aibhseachadh an sùilean 'athar-céile. Ach cha tuirt Dòmhnull Mac Eoin ach an dà fhacal—facail a chuir le iargail an seadh ainleatrom a pheacaidh an cruth is an ceill mhaoidhtich d'a chliamhuinn.

Dhìrich Calum as an toiseach leis an tuaigh agus mu'n cùnnteadh aon bha na coig-lìnn-deug a bha fhathast a muigh a nis a' sioladh, fo mharbh-chudrom an cuir, sios an craos iotaidh na mara. Ach bha cheana barrachd is a choir an corp na h-"Oighe" eadhon is gu'n robh i air uairean a' toirt a staigh steallan air a deireadh, agus a gluasad air fàs trom, lùnndach 's a' mhuir.

Cha'n fhaca Eachann Mhìcheil, na's mò na chunnaic càch eile a b'òige na e, e féin riamh 'na lethid eile de chàs is a bha e a nis 'ga fhaicinn féin. Ach gu dé math dha a nis crionnachd a léughadh? An deanadh i Canaidh féin dheth eadhon 'ga ruith dìreach air a druim? Na'm faigheadh iad am beo do'n acarsaid is dòigh gu'm faodadh e luath-sgeul a chur dhachaidh. Seadh,—ach c' àite an robh Canaidh? C' àite an do chuir iad, agus gu dé an taobh a bha an sruth 'gan tarruinn? C' uin a dh' atharraich a' ghaoth, agus dé á choimhbhuil a bhiodh aig sruth is gaoith air an gabhail? Sin ceistean a bha a' laomadh an inntinn Eachainn Mhìcheil—ceistean do nach bu mhath a gheibheadh e freagairt fuasglaidh oir cha robh air doille an t-saoghail a nis ach an dà thaobh; an taobh as an robh an stoirm a' buain an t-sneachda, agus an taobh eile do'n robh ceann na h-"Oighe" 'ga leantuinn air dhronn nam mothar gulmach.

"An dean i Canaidh dhuinn an nochd ? " dh' fhaighnichd e le guth a bha càirdeach do theagmhachd d' a athair-céile a bha a nis air e féin a thughadh 'na dheise-mhara. Sheall an t-" Eun " air a chliamhuinn sùil mu'n t-sròin. " Canaidh ? " ars' esan, is a shùilean a' dearrsadh an solus an lainntir a bha crochte ris an trosdan. " Canaidh cha 'n fhaic Dòmhnull Mac Eoin an nochd mar a reoidh an Cuan Sgìth."

Dhùisg spiorad an eoin mhara. Bha a ghuth air chrith 'na cheann le anmainn iarnaidh na h-an-oidhirp agus na h-ionnsaigh. Oir thionndaidh cruas nan càs cridhe an t-sean-duine gu slàilinn a bha cho glas ri sean chridhe na mara féin. "A bheil fhios agad ? " ars' esan, " a bheil fhios agaibhair fad gu bheil mise fo bhòid agus fo cheangal anma Bàgh-an-Eilean a thoirt a mach an nochd ? Ghabh sibh air comhairle féin chuige so, agus faic a bhuil, ach a nis gabhaidh 'An Oigh ' comhairle fir na stiùrach, agus gabhaidh mise comhairle an naoidhein."

Bha na gillean, ge h-andùilte, an déidh an crann a chur air a chois, agus chuir sin sìneadh a b'fhaide an luasgadh na sgothadh. Thug "An Oigh " a staigh taom eile air a sliasaid a sgol na bha de sgadan air uachdar a clàir a mach 'na shad air an taobh eile. " So ! so ! 'illean," arsa Dòmhnull Mac Eoin ; bha e a' togail a ghutha, a dhioladh misniche dhaibh, os cionn an anfhaidh, " tha sinn an uair làmh a chur ri gniomh agus dòrn air thapadh,—rithe e 'san dàrna cuimse is àirde, am bonn a' chroinn ! " "Am bonn a' chroinn ? " cheistnich Eachann Mhìcheil mar neach am breislich. "An e gu bheil sinn a' dol a chothachadh deich-mìle-fichead mara an aghaidh nan cumhachdan dearga, am fiaclan a' bhàis, le eathar a tha cho trom 's nach cùm i a clàr tioram de chrann rùisgte—na leigeadh Dia !

na leigeadh Dia ! " "Mar a leig agus mar a luthaig Esan, cha'n eil," fhreagair an sean-duine, "ach ma 's deoin Leis—thà. Cha'n eil mi ag iarraidh oirbh ach an seol a chur rithe mar a tha mi ag òrdachadh ; am bonn a' chroinn, agus fo làimh an Fhreasdail ni mise an còrr."

Chunnaic Eachann nach robh ann dhaibh ach ùmhlachadh do fhor-òrdachadh an dàin, agus nach robh an dol a nis an aghaidh toil agus rùn suidhichte an fhir anns na chuir e riamh earbsa ach uan eile a bu duibhe na a mhàthair.

Beag air bheag fhuair "An Oigh" a guala an sùil na h-iùnnraise. Bha a clàr sleamhuinn leis an t-sneachda ionnan is mar a bha bòtainnean nam fear le slìdh an éisg, agus eadar sin agus tulgadh cas an eathair 'san dorcha fhuair na gillean tàir agus anastachd mu'n deachaidh aca air a h-aodach, ge bu bheag e, a dheanamh air éiginn. Ghabh Eachann Mhìcheil de chùram air féin an luchd agus na linn a bha 'san toll fhasdadh gu teann, cruaidh le maidean frithealaidh air dhòigh is nach caraicheadh iad air a balg. A' gabhail an fhàth mar a thigeadh leotha ghabh na gillean aig gach toll roimpe is as a déidh. Chaidh gach ràmh is spàrr a cheangal le slabhruidhean ion is gu'n robh a h-uachdar a nis mar an leac chruaidh chladaich an dàil ri bristeadh na tuinne.

Thug "An Oigh" ghasda a' cheud roid aisde an aghaidh na h-aibheise. Stob a ceann an uchd na bòc-thuinne, agus ràinig an steall a thug i a staigh air slinnein an fhuaraidh tobhta a' chroinn bhig. Ach ma chuir a choimeas giorag no fiamh riamh air cridhe feòla, cha b'ann de'n ghnè sin cridhe an fhir a bha nis 'ga cheangal féin an greim dùbhlain ri ailm a leannain.

" Fosgail domh an combaiste," ars' esan ri Calum Bàn, a bha 'na chrùban aig a chasan, an uair a thraoigh an lighe. Thog Calum a cheann agus ri lèus an lainntir rinn e an car mar a dh'iarradh. " Ni sin an gnothach an dràst," arsa Dòmhnull Mac Eoin an uair a léugh Calum cuimse na strìche droma dha a dh' ionnsaigh an aithneachaidh a bu lugha. " Bheiridh sinn ruith leth-uair dhi air an laighe so. Faigh an log sin crochte 'san taobhan aig do ghlùin. Gabh beachd air an ìnnse a th'aice, agus air an uair, agus leig a mach i." B'e so òrdugh agus ciall a chuir am fiachaibh do Chalum Bàn gu'n robh eòlas mara an " Eoin " fo chruaidh dheuchainn, agus a dhùisg teagamh agus geilt 'na ìnntinn. An robh fhios aig an " Eun " idir c' àite an robh iad ? An robh fhios aige cho trom 's a bha an sgoth—seadh, agus cho sean 's a bha i ? Nach robh gach maothan a bha 'na corp a' fuasgladh ? Nach robh gach ball bodhaige agus beairte dhi air chrith cho luath ris an duilleach air a' chraoibh ? Ach so an log. Bu dòcha gu'm b' fheàrr a muigh no staigh i ma bha an taod a bha aisde làidir gu leor. Phlùch Calum e féin a mach as fhaiche agus leig e an spàl-astair bharr a sléisne cho cùramach ri mnaoi a' leigeil a mach beairt dhubhain.

Cha bu luaithe a fhuair Calum air ais d'a ghoraig féin na chual e, ar leas, an cuan a' dòrtadh air a' mhuin agus "An Oigh " a' bristeadh 'na dà leth. A' deanamh greim bàis air casan an fhir a shaoil leis nach robh an còrr dheth ann, thug e duibh-léum as an coinneamh na siorrachd·

Glac greim iarnaidh e air ghualainn, agus dh' fhairich e is chual e faoisgneadh chnàimhean a' pronnadh. " Càil thu dol ? " dh' fhaighnichd an guth. Dh' fhosgail Calum a shùilean agus spùt e an sàile reòta as a bhéul. Bha Dòmhnull Mac Eoin a'

sileadh mar an t-allt. Leig e as a ghreim air gualainn a bhalaich. ach an dearna a làimhe bha a' Chnò Mhoire, is i 'na monasg.

Mhothaich Calum nach robh a nis 'na sheasamh ach aon chrann ; an crann mór. " Taing do Dhia ! " ars' esan is e a' sparradh a dhà làimhe mu amhaich an t-sean-duine, " tha sibh beo ! Tha sibh agam ! An do ghoirticheadh sibh ? Gu dé mar a shàbhail sibh air a' chrann ? " " Taing do Mhàthair nan Dòruinnean," fhreagair an t-" Eun," a luthaig faide saoghail dhòmh-sa. Cha do ghoirtich, cha do ghoirtich, a ghràidh, ach bhrist mi,—bhrist mi mo Chnò Mhoire."

Bha blas na h-ùrnuigh air teanga an iasgair, ach cha chuala an fheadhainn a léum a nuas bharr clàr uachdair a toisich ach : "A Neart nan Lag-chuiseach—a Chobhair nan Deòiridh—a Thaice nan Criostaidhean."

Thàinig rùsgadh air an t-saoghal eadar dhà fhrois. Bha solus Bhearnaraidh a' bìgireachd mar shùileig de ghròm am broilleach dubh iargalta a' chuain 'san iar-dheas. Bha solus Héisgeir a nis ag ìnnseadh ionad a bhunachais féin. Dh' éirich tonn éibhinn an cridhe an " Eoin," agus a' leasachadh a dheagh bheachd féin o aobhair sin na cìnnteachd, thìll e ceann na h-" Oighe " air an ath laighe gu tuath.

## VIII.

Cha rachadh briobadh air sùil an nochd, Oidhche Nollag, air clàr dùthcha nan Innse Sona. Timchioll Bàgh-an-Eilean agus suas an gleann bha sùileagan lionmhora soluis mar léugan beotha a' deàrrsadh an uchd mìn-gheal an t-sneachda. Cha robh uinneag nach robh a' caitheadh gàth aoibhinn a coinnle féin, agus eadhon an taigh na banntraiche bha lampa dubh

agus coinneal a' lionadh an dà lòsain a bu shuil sholuis is shoillse ri là do bhothan beag an dà cheangail. Bha an oidhche a muigh fuar, feannach le gaoith is cathadh-làir. Bha an cur a nis air teirigsinn agus bha an saoghal a' teannadh ri fàs soilleir d'a chionn. Bhiodh cùl seann-soluis ag éirigh mu mheadhon oidhche. Ach bha an saoghal 'ga chionn sin gu léir geal; geal le gile an t-sneachda a chaidh a bhuain á cridhe na gline, agus le gile an aoibhneis a rinn a dhachaidh riamh an cridhe nan daoine—nam pàisdean sona air nach laigh aois no ìre nan làithean a bheir iad gu inbhe sheanaran agus leadana liatha. An nochd bha a' chlann sin féin air mhànran ait an deòine ag iomairt nan cleas a bhuineadh do ghnè mhic-meanmna nan daoine. Bha cuid eile dhiu ri ceol, cuid eile a rithisd ri ionnsachadh nan duan, is cuid eile fhathast ri breith buidheachais agus ri ùrnuigh.

Ri taobh teine beag na banntraiche bha neochoireach a' chìnn bhàin 'na shuidhe air an fhurm; a shùil air làr na cagailte ach aigne air astar nan cian. Làmh ris bha an long chnaige 'na h-uidheam is i 'na seasamh ri fàd mòna, agus air an ùrlar an caman briste nach éireadh leis a chàradh.

"A mhàthair," ars' esan, is e a' bruidhinn as a thul-tàmh, "am faic Iosagan ged a bhiodh i dorcha?" "Chì, a ghaoil, chì a h-uile uair," fhreagair a mhàthair mar is abhaist do mhàthraichean sin a dheanamh, gun umhail gun uidhreachd. Bha a' bhanntrach 'ga deanamh féin deiseil air son na h-eaglaise. "Agus bheir E feairt air a mhàthair fhéin mar a bheir mise oirbh-se?" lean ceist an fhir bhig. "Bheiridh, a ghràidhein mo chridhe, bheiridh" fhreagair a' bhanntrach 'ga chìnnteachadh, is i a nis a' toirt for a h-aire do'n phàisde. "Mata, a mhàthair," ars' esan a rithisd, "bheir Iosagan dhachaidh an t-"Eun" leis 'An Oigh' an nochd; agus

gheibh mise an caman a gheall e a thoirt chugam." Chniadaich a' bhanntrach ceann mollach, bàn an leinibh a bha a' deanamh na fàisneachd agus ars' ise, is i 'ga chaidrich ri a h-uchd, "An dà, a shùigh mo chridhe, 's e mo dhòchas-sa gu'n tabhair ged nach fhaigheadh mo mhacan-sa an caman idir ri lìnn sin."

Thog am fear beag an long agus chuir e i os coinneamh a shùla air a' bhòrd bheag. "Tha bhuait a bhi faighinn deiseil, a ghaoil," ars' a mhàthair, "tha an t-àm dhuinn a bhi a' togail oirnn." Chuir mac na banntraiche air na brògan nach toireadh de leas dha ach blàths na lighe a chumadh iad mu a chois, agus a' fagail nan solus 'san uinneag a dheanamh an rathaid dhaibh, tharruinn iad an dorus as an déidh.

Bha athaiseachadh math air a' ghaoith a bha nis air tionndadh na b' fhaide ris an deas, agus bha corra rionnag a' figireachd troimh sgaradh nan neul os cionn na Beinne Brice. Sios an rathad mór bha starraman chas anns an t-sneachda, agus lainntirean a' siùdan a null 's a nall a' sìneadh fhaileasan fada nan cas air uachdar na gile.

Fo Chnoc na h-Eaglaise bha fir 'na seasamh is iad a' màirneulachadh dol nan sion agus na h-oidhche. Sios chuca bha a' bhanntrach a' taghadh a ceuma is fear beag a chìnn bhàin is greim aige air chirb de a cota a' lapragan choiseachd ri a taobh. Uair no dhà shaoil a mhàthair nach robh e air son a dhol na b'fhaide. An so sheas e. "A mhàthair," ars' esan, is e a' cumail analach mar gu'm biodh e ri claisteachd, "stadaibh!—tha mi a' cluinntinn pioba—pioba a' seinn!" Sheas a' bhanntrach air a' chéum. "Nach eil a nis?" ars' esan. "Nach e ceol pioba th' ann, a mhàthair?" Bha cluas a mhàthar a' togail nam pong. "Leora 's e, a ghaoil, sin a th' ann," fhreagair i troimh cheò a suime.

"Agus, a Righ nan Dùl, saoileam gu'n cuala mi meur nam pong ud roimhe."

" Tha i so air tighinn," arsa guth is e a' dol seachad. " Tha an t-"Eun " air tighinn leis an fhearra-luing." B' fhior na thubhairt. Bha " long " Dhòmhnuill Mhic Eoin a staigh cùl an eilean. " Bidh duil ri béul stuaidhe," thuirt a bhanntrach rithe féin. " Taing do Dhia a bheir dhachaidh beatha nan gaoltach."

Air guala na h-"Oighe" bha Calum a' chiuil a' gearradh nam ponga soilleir anns an robh spiorad na buaidhe a' coimh-mheasgadh ri blas aoibhinn nam fàilte. Dhùisg faoileagan as an cadal air sgeirean Cul-a'-Bhaile agus fhreagair iad a' chaith-ream 'nan gnàths ionmhuinn féin.

Bhuail clag na h-eaglaise a' gairm nan creideach—'gan cuireadh gu Teach an Naoidhein agus ghluais am pobull suas an cnoc is ceol is fàilte eile a' tathaich an anmaibh. Rinn "An Oigh " lom is dìreach air laimrig na h-Airde Glaise. Cha bhuileach a bha na buill air an ceangal air tìr na dh' fhàg na h-iasgairean an cuid is an cùram saoghalta an sin féin mar gnhoth-ach anns nach robh tlachd no luach dhaibh tuilleadh.

Os cionn a' chladaich rug a' bhanntrach air làimh air Eachann Mhìcheil a' toirt fàilte a bheò agus a bheatha gu dachaidh, dùthaich—agus daoine. "Agus theirig dhachaidh thuice, a luaidh, is na dean maille," chuir i mar fhiachaibh air —" gu meal agus gu'n gléidh sibh fhéin e."

Do Dhòmhnull Mac Eoin dh'innis a' bhanntrach a' naidh-eachd nach robh ùr do eolas diomhair a chridhe—a' naidheachd a chuir luaths a aigneidh an ceum Eachainn Mhìcheil air a rathad gu Taigh-a'-Chladaich, is uaill, àgh, is gràdh céile agus athar air ghabhail 'na chliabh ; naidheachd fòs a rinn tuinn éibhinn

de'n t-sneachda bhog fo chasan Dhòmhnuill Mhic Eoin—uair a chùitich dha dòruinn agus cruadal na h-an-oidhirp agus a choimhlion dha mu dheireadh deoin shiorruigeach a shaoghail.

Dh' éirich an oirfeid air sgéith na gaoithe, agus bhrùchd e a nuas le Cnoc-na-h-Eaglaise an coinneamh an fhir a bha a' fiaradh an leothaid. Thàinig guth na còisri leis an fhonn :

*Adeste, fidêles,*
*Laeti triumphàntes*
*Venìte, venìte in Bethlehem.*

" Tha mi a' tighinn. Tha mi a' tighinn ga T-ionnsaigh, 'Ughdair na Siorrachd,—'Iosagain,—A Naoidhein do Mhathar," fhreagair spiorad lughain a' chuain ged nach b'ann dha féin a b' eòl cainnt nam facal a bha a' tighinn leis a' cheol.

Dh' fhairich Dòmhnull Mac Eoin làmh bheag fhuar a' dol 'na làimh féin. Sheall e ri thaobh, agus 'sann an sin a mhothaich e féin do fhear beag a chìnn bhàin ged a bu tric roimhe sin a rinn an leanabh oidhirp air a làthaireachd a chur am faireachadh dha. Ghlac an sean-duine làmh a' phàisde an greim a làimhe fein, oir cha robh aig aon de'n dithis ud a b' ionnan anam, toil, deòin, agus gràdh comas air an t-snaim 'san robh a aigne fhuasgladh. Dh' éirich an t-seirm a rithisd, is an dithis sin aig stairsich na h-eaglaise :

*Mo ghaol, mo ghràdh, is m' éudail thu !*
*M' iùnntas ùr is m' éibhneas thu !*
*Mo Mhacan àluinn, céutach thu !*
*Cha 'n fhiù mi féin bhi 'd dhàil.*

*Ge mór an t-aobhar cliù dhomh e,*
*'S mór an t-aobhar cùraim e,*
*'S mòr an t-aobhar ùmhlachd e,—*
*Righ nan Dùl bhi 'm làimh.*

Is co an cridhe a sheasadh ris ? Co an cridhe nach leaghadh le blàth-dhaonnachd is sèunas spioradail an fhuinn ? Co an cridhe eile a b' ionnan is cridhe an " Eoin " nach biodh air rathad leaghaidh 'na thuil dhéura gràidh ? Ach theannaich esan a ghreim air an làimh bhig a bha 'na ghlaic.

Bha Seirbhiseach Mhic Dé 'na chulaidh ghlé-ghil air an altair á deanamh na h-Aifrinne. Dh' inntrig am fear liath agus an leanabh ; an darra fear 'na dheise mhara is a bhòtainnean lainnireach le lann an sgadain, agus am fear eile leis a' chaman air na chuimhnich Calum dha aige fo 'achlais, agus slupragan fliuch 'na bhrògan.

Lùb an dithis ghliocasairean an glùn an cùl an doruis agus dh' fhuasgail iad mu seach is mar aon do an Naoidhean an aigne, aignidhean a ruisg anamaibh geala an lom-nochdas an àilleachd, ag aoradh, ag àtach agus a' breith buidheachais.

Bhuail an clag na trì buillean mar dhà uair is Coileach na h-Aifrinne a' gairm na Teachdaireachd.

Sgaoil fuaim a' chluig air sgeith na h-oidhche thar thuinne is thar thìr. Thug èunlaith na mara an cìnn á achlais an sgéithe, agus fhreagair a' bhòdhag bheannaichte, " Sìth ! Sìth ! "

Chrom Eachann Mhìcheil os cionn a leinibh mic féin a bha a' clùmhadh ri broilleach a màthar. " Bheir sinn ainm a sheanar air," thuirt e an cogar, " ainm an fhir mu dheireadh de na daoine." " Mar sin féin, bitheadh," arsa Mórag, is snodha a' dùsgadh air a bilean.

D. M. N. C.

# Eire agus Alba I Measg Paipear Staite na Roimhe



ÉARD ba mhìan liom a dhéanamh ann seo ná cúnntas do thabhairt ar roinnt sgríbhinn, as a dtuigtear an dlúth-cheangailt a bhí idir Gaedhealaibh Eireann agus a mbráithre Gaedheal i n-Albain 'sa sémhadh agus 'sa seachtadh céad déag. Na sgríbhinní go léir atá i gceist agam, 'sa Róimh a coiméadtar iad, agus an chuid is mó díobh ní dóigh liom go bhfuilid le fáil i gcló.

'Sa sémhadh céad déag bhí a fhios go maith ag Iodáileachaibh go mba dh' é an teanga-chéadna beagnach a bhí i nGaeltacht Alban agus i n-Eirinn. A mbliain a 1557, ar bhfilleadh dhó ó Shasannaibh, thug an t-ambasadóir Vénetach i Lúndan cúnntas don tSeanaid Vénetach ar Shasannaibh agus ar Albain.* Cuireann se síos ar na teangachaibh atá 'san oileán. Trí teangacha atá i Sasannaibh, deir sé, an Béarla, an Bhreatainis agus an Chornualais. " Is cóir," deir sé annsin, " dá shaghas eile teanga do chur leó-san, a labhrann muíntir na h-àite 'sa gcuid deireannach d'Albain,

* Tá roinnt ciόp den chúnntas seo i measg na láimhsgríbhinn i Leabhragán an Vatican, mar shompla, Ott. Lat. 3185 f. 377 agus Ott. Lat. 2695 gar don tosach.

ceann aca mar an gcéadna le Gaedhilg na h-Eireann, ceann eile go h-éagsamhail ar fad " (" . . . due altre sorti di lingue, che nella parte ultima della Scotia parlano gli habitatori l'una conforme, con l'Irlandese, l'altra totalmente diuersa.")

Go deimhin, is féidir gur smaoin na Iodáiligh fé na Gaedhealaibh 'san dá thír amhail fé aon chine amháin, agus go dtiubhradh síad " Eireannaigh " ortha go léir. Míneóchadh sé sin an tuairim atá ag Tasso, go bhfuil na Eireannaigh níos goire do thuaiscirt an domhain ná mar tá na Sasannaigh.*

Smuaineann daoine go minic gur chuir lucht na h-Eaglaise 'sa Róimh i gcoinnibh na Gaedhilge i n-Eirinn, toisg nach bhfacadar i gcatoilicibh na h-Eireann ach uirlís chun muíntir Shasanna d'iompú ar ais chun na h-Eaglaise. Sin, mar shompla, mar adeir Séamus ó Connghaile—ar dheis Dé go raibh a anam—i " Labour in Irish History." 'Sé a mhalairt de thuairim, ámh, a gheibhtear ós na scríbhinnibh 'sa Róimh. Buidheachas le Dia, tá tír eile láimh le Eirinn seachas Sasanna, agus thuig lucht na Rómha go maith go mba chabhair an Ghaedhealg chun Gaedhil Eireann agus Gaedhil Alban do chur ag cabhrú le chéile i n-aghaidh an Ghaill, agus go mba chabhair Gaedhilgeóirí na h-Eireann chun obair na h-Eaglaise do choinneál ar siubhal i n-Albain na nGaedheal.

* *Gerusalemme Liberata,* Canto I. stanza 44 :—

" Sono gl' Inglesi sagittari, ed hanno
Gente con lor ch' è più vicina al polo.
Questi dall' alte selve irsuti manda
La divisa dal mondo ultima Irlanda."

Tagrann Scott don ghiota seo ins na gluaiseannaibh do " Count Robert of Paris."

Cuireann Eoin MacNéill síos ar an gcabhair a thug na "Gallóglaigh" as oileánaibh Alban do thaoiseachaibh na nGaedheal chun comhacht na Normannach do chur ar chúl.* An chabhair sin ó Albain bhí sé ag teacht fós le linn na Bainríoghna Eilise. I litreachaibh do scríobh an Nunzio 'sa bh-Frainnc go dtí an Róimh an uair sin tá tagairt do "redshanks" agus "Scozzesi selvatichi" do bhí i n-arm an "Conte d'Esmont" (.i. Iarla Deasmumhan).

Tà aon litir amhàin go h-áirihe, do scrìobhadh 'san aimsir sin, a chuireann i gcéill dùinn an dlúth-bhaint a bhí idir an dá thír. Pádraig ó h-Eilighthe O.F.M., Easbog Mhuigheó, a scríobh ón bhFrainnc í, agus é ag iarraidh Cárdional Chómó 'sa Róimh do ghríosadh chun cabhair dfáil ón Phápa fa choinne Shéamuis Mhic Muirís 'sa slí go mba féidir leis long dfáil le teacht go h-Eireann. O Pháris, Márta 31, 1578 do scríobhadh í agus tá sí le fáil anois i n-Archiv an Vatican, Francia, Vol, xiii./12 p. 99/78 sq. Deir sé go mba feall ar uaislibh na h-Eireann gan an chabhair do thabhairt. "Agus fós," deir sé, "ní beag an seans atá againn anois chun an beart do dhéanamh, óir na Albanaigh go léir a bhfuil an teanga chéadna aca a's atá againn-ne, a's atá ceangailte linn i gconnradh agus i gcaradas, táid fé arm agus dúthracht mór ionnta" (". . . quia Scoti omnes, qui communi nobiscum idiomate utuntur, quique nobiscum sunt foedere et amicitia iuncti, in armis et commotione maxima sunt.")

Tamall i n-a dhiaidh sin tosnuigheann gearán fé ghanntachas sagart i n-Albain, agus ceaptar amhail leigheas ar an sgéal sagairt Eireannaigh do chur annsin. Cuireadh i gcló 'sa *Miscellanea Vaticano-Hibernica* 'san *Archivium Hibernicum*

* Phases of Irish History. "The Irish Rally," p. 325 sq.

(Iml. III. leathanach a 318) sgríbhinn den seachtmadh céad déag a bhaineann leis a gceist seo. Seo mar a deirtear ann :—

" . . . Chun freastala ar na Catoilicibh a bhíonn 'sa gcuid sin d'Albain nach labhartar ach an Ghaedhealg amháin innti (*nelle parti di Scotia dove si parla solamente Ibernese*), níl Gaedhilgeóirí sagart aca (*non hanno sacerdoti periti di questa lingua*) chun na sacraméid do thabhairt dóibh (etc.) . . . . Dubhradh leis an bPápa go bhfuil 'sa bhFlóndras a lán sagart de bhràithribh bochta San Froinséis, a dhéanfadh a leithéid de dhea'-obair agus fáilte, agus a bhfuil an teanga sin go maith aca . . . agus go mba mhaith an rud é mar sin sgríobh chugat-sa chun an sgéal do shocrú le n-a gcuid nachtarán . . . chun na bráithre reumhráidhte do chur go dti an dúithche sin, agus Barún Marandal, Albanach, mar treóruidhe aca." Ta giotaí den saghas céadna i n-aiteachaibh 'sa mbailiú cèadna sgríbhinn ( *Archivium Hibernicum,* III. p. 316 agus giota eile fós p. 318).

I mbliain a 1626 agus i n-a dhiaidh sin, gheibhimíd a lán fé'n obair seo i measg sgríbhinn an Phropaganda.

I measg na sgríbhinn, mar shompla, ar adtugtar " Lettere Antiche " i leabhar-chisde an Phropaganda, i n-Imleabhar a 101, leathanach a 27 (bliain a 1626) gheibhimíd ainmneacha roinnte taoiseach Gaedheal i n-Alban, a raibh na sagairt Eireannaigh ag obair i n-a measg. Seo mar tugtar na ainmneacha : " Mackoodius Harta, Dominus de Calathuin, dominus an Barra Bru, Collanus, Cithioch Mac Domnaill, Dominus Laci flavi, familia Donaldaeorum Cintiriae."

Arís 'sa leabhar céadna, leathanach a 95, tá trácht fé shagartaibh Proinseascánaigh, missiúnóirí i sléibhtibh agus i n-oileánaibh na h-Alban. Ag leathanach a 109 tá trácht fé

ministéar óg Albanach darbh ainm " Reginaldo Magdonel." Deirtear ann go ndearna Eireannach Catoiliceach de agus go bhfuil sé anois " 'sa gcoláiste cléire nua Eireannach " (*nel novo seminario Hibernese*) agus coinne go rachaidh sé ar ais go h-Alban, óir " níl sagart ar bith againn gur Gaedheal é de réir bunaidh agus gur rugadh i n-Albain é." (*d'origine, e nascimento Scoto montano*). Arís i n-imleabhar a 102, leathanach a 20 etc., tá cainnt fé Ghaedhealaibh Alban agus fé na Proinseascánachaibh Eireannaigh i n-a measg.

Igcuimhneachán a mbliain a 1626 (Lettere Antiche, Vol. 386 f. 530) as Laidin, gheibhimíd tuille fé oideachas Gaedheal Alban i gcoláistibh na n-Eireannach.

" Ba chóir," deirtear ann, " Gaedhilgeóirí (*hibernoticam linguam callentes*) do chur ar scoil i geoláiste fé leith, nó áiteacha do shocrú do dháréag aca ar a laighead, chun go mbéidh lucht oibre in Gaeltacht Alban (*Montana Scotiae*), pé aca sagairt nó bráithre iad.

" Tugann se mar fáth nach bhfuil sagart ar bith 'san dúithche sin, dúthchasach ná cóigcríochach. Fós, ní cóir an áit do shocrú i gcolàistibh Sasannaigh ná Albanaigh (*in collegiis anglicanis vel Scotorum*), óir bíonn fuath nimhneach ag Sasunnachaibh Shasanna agus Alban do Ghaedhealaibh Alban (*quia Angli et Angloscoti odio amarissimo prosequuntur Hibernoscotos*), agus ní féidir go nglacfaí isteach iad i gcoláistibh Sasannach Shasanna nó Alban " (*vel in anglicis vel in angloscoticis collegiis*).

I ndeire na litire seo deirtear taisí naomh nó rudaí do bheannuigh an Pápa do chur chuca i gcóir na ndaoine atá tar éis iompuighthe chun na h-Eaglaise. I ngluais i láimh rúnaire an Phropaganda, Ingoli, deirtear gur thug an t-Athair fíor-

oirmhidneach Sanctacrucius an athchuinge seo isteach, agus athchuingí eile 'san am céadna, agus go bhfuil tuille fútha i n-"Acta" an Phropaganda.

'Sa mbliain céadna, 1626 (Lettere Antiche, Vol. 386 f. 265) gheibhimíd tuille fé na Proinseascánachaibh :—

" Coláiste San Isidóir Bráthair Bocht Righeachta na h-Eireann "—sin mar deír scríobhnóir na litire seo don Phropaganda—" do chuir ár dTiarna Urban a h-8 ar bun ag Capo-le-Case chun an Creideamh do chraobhsgaoileadh agus do choimead i righeachtaibh Shasanna, Alban, Eireann agus na n-oileán i n-aice leó, a bhfuil a dteangacha go maith ag na Aithreachaibh reumhráidhte, cuireann os bhúr gcomhair, a Uaisle, an chéad cuid den toradh níos mò a bhfúil súil aici a thabhairt gach bliain i seirbhís na h-Eaglaise Naomhtha. . . . " I measg na sagart do chuaidh amach an uair sin, do chuaidh duine amháin, ar a laighead, go h-Alban, óir tá gluais fé'n litir i láimh Ingoli ; i ndáta Meitheamh 16, 1626 : " D'aithnìgh an Códháil Naomhtha litreacha paiteana an mhissiúin don Bhráthair Peadar ó Braonáin (*Fratri Petro Brenano*) Eireannach, Bráthair Bocht Minúr, do mhol an Bráthair Lúcás, Rectóir Choláiste San Isidóir 'sa Róimh, le dul go h-Alban . . . . " I mbliain a 1628 (Lettere Antiche, Vol. 388 f. 176) tá cainnt arís fé Choláiste San Isidóir agus " an eolas a bhíonn ag na Eireannachaibh ar theangachaibh na dtír reumhráidhte."

Ba ghnáth leis na sagartaibh sin a gcuid litreach do sgríobh as Gaedhilg. Tímpal bliana a 1627 gheibhimíd ins na *Lettere Antiche* céadna (Vol. 129 f. 154) cúnntas " as litir an Athar Conchubhair Mhic an Bháird (*Patris Cornelii Vardaei*), missiúnóir Aspolda in nGaeltachd Alban (*in Scotia montana*) do

scríobhadh i n-Ath Cliath, Samhain 20, ó Athair Guardian Choláiste San Antoine i Louvain, scríobhtha as Gaedhilg le comharthaibh seicréideacha " (*hibernice per occultas notas scriptis*). Is suimiùil Louvain d'fheiceáil amhail lár-phunc don obair. Bhí coláiste ann fé'n bPropaganda i gcóir diadhaire Eireannach ó bhliain a 1623,* agus teach ag Eireannachaibh d'Ord San Doimnic.† Maidir leis an gcoláiste seo San Antoine a bhfuil trácht faoi 'sa litir reumhráidhte deir Bean Stopford Green 'sa gcúnntas a thugann sí faoi,‡ go ndearnadh de " the centre of the most intense national feeling, and as it seemed the last refuge of Irish learning." Ní misde a rá go bhfuil Gaedhil ó Eirinn i Louvain fós (bíodh a's go bhfuil deire le fada leis an gcoláiste Eireannach ann), agus gasra bríoghmhar den Fháinne ar siubhal ag na daoinibh atá ann fé láthair.

Samhluigheann an sgéal nach iad na " dubh-chróin " amháin a gcuireann an Ghaedhealg droch-amhras ortha, óir do b'ionann cás do Nunzio áirithe. Seo mar scríobhtar faoi a mbliain a 1628 (Lettere Antiche, Vol. 102, ad f. 69) :—

" Ba mhian leis an dTiarna Nunzio dá rud do cheangailt ar na missiúnóiribh a bhéadh go baolach dóibh féin agus dos na daoinibh iompuigheann chun an Chreidimh. Ar an gcéad dul, go bhfanaidis i gcomhnuidhe i n-Albain, gan seal do chaitheamh choidhche 'sna dùithchibh cógharaigh i n-Eirinn, rud a bhéadh go h-ana-bhaolach dóibh toisg síor-oirchill na n-eiriceach. 'San

*Histoire Generale des Pais-Bas. Brusselle, 1743 (Delices des Pais-Bas). Tome I. p. 166.

† Ibid. p. 173. Cf. Timthiridh Chroidhe Neamhtha Iosa Iml. X. Uimh I. 1920 leathanaigh 9-12.

‡ Green, Alice Stopford. The Making of Ireland and its Undoing.

dara áit, go mba as Laidin a scríobhfaí i gcomhnuidhe na litreacha agus na cúnntais go léir. Sin rud freisean a bhéadh go h-ana-dheacair. Ba bhaolach é da mbéarfaoi ar na litreachaibh agus dá sgéithfí ar na bràithribh agus ar na daoinibh d'iompuigh chun an Chreidimh gur éigean labhairt fútha uaireannta. Ní bhíonn baol ann riamh beagnach, má bheirtear féin ar na litreachaibh, má scríobhtar as Gaedhilg iad, oir is fír-bheagán des na Sasannachaibh nó des na Albanachaibh a chomhnuidheann láimh le Sasannaibh a labhrann an Ghaedhealg agus níl fiú duine aca a léighrann ná a scríobhann í. Ní mar sin, ámh, don Laidin. I ngach baile beag bíonn lucht labhartha, scríobhtha agus léighte na Laidne. Annsin is cuma don Chódháil naomhtha, óir, má's finnsgéalta nó bréaga atá i gceist, bhéadh sé chó furas dúinn iad do mhealladh as Laidin agus bhéadh sé as Gaedhilg." Scríobhadh an litir sin " Lovanii in collegio S. Antonii a Padua 10 augusti 1628 " agus " Fr. Franciscus MacDonel Hibernus " an t-ainm atá fé n-a bun.

Ní h-iad na Proinseascánaigh amháin a bhí ag obair i nGaeltacht Alban. Tá cúnntas freisean ar shaothar Uird Doimnic innti. A mbliain a 1633 (Lettere Antiche, Vol. 393, f. 72) tá litir ó Cheannphort Uird Doimnic. Ar dtuigsint dó, deir sé, go bhfuil ganntachas sagart i n-Albain, is mian leis, an t-Athair Doimnic de Burgo, Eireannach, lector diadhachta, agus triúr eile, do chur annsin. Labhrann an sagart seo, deir se, " an dá theanga a chleachduigheann na Albanaigh .i. an Béarla agus an Ghaedhealg." Tá gluais i láimh Ingoli : "Tugadh don Oifig Naomhtha é, Meadhon Fómhair 19, 1633." Ag leathanach a 75 den leabhar tá an Doimnic seo ar lorg cómhacht eaglaiseamhail agus é ar tí imtheachta.

A mbliain a 1635 i n-"Acta" an Phropaganda ta scríobhtha gur thug an Códháil Naomhtha, ar thairisgint an Chárdionail Pamphili "missiún do cheathrar Dominicánach Eireannach chun dul go Gaeltacht Alban, áit a mbíonn an Ghaedhealg ann, agus i gcuid dí nach mbéidh na Proinseascánaigh ann rómpa" (*ad montana Scotiae, ubi est usus hibernicae linguae, et Patres Franciscani non erunt*).

Arís a mbliain a 1637 (Lettere Antiche, Vol. 397, f. 417) ta litir adeir: "Ar gcríochnú a choda stúidéar dó i gcoláiste coinbhinte Muire *super Minervam* 'sa Róimh, tá fé an mBráthair Theodorus de Pietate O.P., as dúthracht chun an Creideamh do chraobhsgaoileadh agus anamnacha do shábháil, dul go h-Alban; chuige sin tá a dhóthain den dá theanga aige, agus is gann ar fad an lucht oibre i bhfíonghort an Tiarna annsin." As leathanach a 541, tuigtear gur aontuigheadh don athchuinge sin, agus iarrtar cómhacht eaglaiseamhail i gcoir an duine chéadna.

'San am sin go léir is soiléir fós as na ainmneachaibh a bhíonn ortha 'sa Laidin agus 'san Iodáilis an dlúth-bhaint a bhí idir Gaedhealaibh Eireann agus Alban. Gheibhimíd de ghnáth i sgríbhinnibh an Phropaganda na ainmneacha "Hibernoscoti" agus "Hiberno-Scotia" i gcóir Gaedheal agus Gaedhealtacha Alban (mar shompla, Lettere Antiche, Vol. 104, f. 62 agus Vol. 105 f. 9, bliain a 1635—tuille cainnte fé na missiúnaibh úd atá ann). Mar an gcéadna, i measg "Avvisi" (sórt páipéar nuaidheachta) i leabhragán an Vatican is soiléir an dlúth-bhaint idir an dá thír le linn chogaidh Chromwell. As Venetia, Samhain 25, 1651 (Ott. Lat. 2459, pars 3 f. 730) tugtar ráfla ó Lúndan "nach bhfuil an misneach caillte ar fad ag Albanachaibh agus ag Eireannachaibh," ach go bhfuilid ag bailiú saighdiúr 'san

dá righeacht fé Mharcaois Airir Gaedheal (*Marchese d' Argile*)—(Tá tuille fé'n gcó-chabhrú seo ag Ott. Lat. 2458 III. f. 583 etc.) As Anuersa, Deire Fómhair 7, 1653 deirtear go bhfuil naoi dún glacta ag na " Scozzesi Irlandesi " (Ott. Lat. 2458 pars III. f. 287). 'Sa leabhar céadna ag leathanach a 603, as Colonia, Deire Fómhair 20, 1653 ta tràcht fé " li Scozzesi d' Iglanda " ; leathanach a 648, as Brusselles, Samhain 22, 1653, " abitatori delle montagne di Scotia " ; leathanach a 659 " Highlandesi " ; leathanach a 571, as Colonia Meadhon Fómhair 271, 1653 " li Scozzesi d' Irlanda," agus is soiléir gur ionann an "Albanaigh na h-Eireann" seo 'san am agus 'san áit i n-a bhfuil sé agus " Gaedhil Alban."

Cinnte, na "Avvisi" seo, ní úghdarás iad ar thír-eolas (ná ar aon rud eile). Mar shompla, i n-Ott. Lat. 2459 Pars. I. f. 69, as Venetia, Márta 5, 1650, labhartar fé " Oileán Jersey i n-Albain," agus 'sa leabhar céadna f. 27, as Anuersa, Eanair 7, 1649, labhartar fé " Oileán Jersey i n-Eirinn ". Ach fiú an measgadh seo a déantar idir Eirinn agus Albain, chítear dom go dtaisbeánann sé an dlúth-bhaint a bhí idir an dá thír.

Chuir daoine móra suim i n-obair na n-Eireannach i n-Albain. 'Sa ngiota " don leughthoir " do scríobh Froinsias ó Maolmhuaidh mar brollach do " Lóchrann na gCreidmheach," deir sé gur scríobh sé an leabhar sin " do thabhairt soluis don chuid dhEire agus dAlbain reumhràidhte " i nach mbíonn ach an Ghaedhealg. Fós bhí ceaptha aige agus é n-a shean-fhear dul " n-a mhissiúnóir go h-Eireann, go h-Alban etc," óir sin mar deirtear i n-athchuinge uaidh don Phropaganda (Scritture Riferite nei Congressi—Irlanda Vol, I. f. 215) a bhfuil gluais ar an druim de : " Tá sé i ndiaidh bháis."

Bhí a lán baint ag Oliver Beannuighthe Pluincéad leis an obair freisean. Ta cúnntas fé a ndearna sé, agus scríbinní eile (nár thugas annseo) le fáil i gcaibidiol a XV. des na " Memoirs of the Most Rev. Oliver Plunkett " do scríobh an Cárdional ó Móráin (Dublin 1861), agus arís i dTimthiridh Chroidhe Neamhtha Iosa Iml. X. Uimh. II. 1920.

Is lór a ndúbhras, sílim, chun breis bheag soluis do chur ar an seana-ghaol agus an seana-charadas a bhí idir Gaedhealaibh an dá thír ó aimsir Chuilm Cille i leith. I ndeire na h-ochtmhadh céad déag, nuair bhí Gaedhil Eireann agus Alban fé chois tar éis Chulloden, thug Sasannach cliúmhail cuairt ar I Chuilm Cille. Ní raibh ach beirt duine ar an oileán a raibh aon Bhéarla aca. " Béidir " ar seisean, " amach annseo go mbéidh I arís 'n-a lár-phúnc do léigheann an Iarthair " * Béidir le Dia gur goire dhúinn anois an lá sin.

PADRAIG E. MAC FHINN.

* Johnson, Samuel : *A Journey to the Western Isles of Scotland*, 1775.



# An Dealachadh mu Dheireadh

*" A ghlinn ud shìos, a ghlinn ud shìos,*
*A ghlinn is ciataich' dreach,*
*A' tionndadh uait dhol thar do shliabh,*
*Mo bheannachd shìorruidh leat."*

*" Mo shoraidh leis gach cuairteig,*
*Leis gach bruachaig agus còs,*
*Mu'n tric an robh mi cluaineis*
*'N àm bhi buachailleachd nam bò."*



HUALA Tormod Mac Alastair a' ghairm a dhùisg aigne iomadh fleasgach foghainteach air feadh na Gàidhealtachd gu còmhraig as leth a dhùthcha, a bha nis a' teannadh dlùth ri uchd a' chunnairt. Bha na Gearmailtich air bhoil le mire chatha. Bha'n claidh-mhnean rùisgte cheana, faobharaichte gu cur as do'n Fhraing, is do Bhelgium, roimh an Là 'san leagadh iad sàil air Breatunn. Cha b' àm diùltaidh a' bhliadhna ud, (1914) ged bha siaradh cridhe na lùib. Mar bu dual, chaidh gillean òga nan gleann 'nan uidheam mar a chaidh mìltean air feadh Albainn. 'Nam measg bha Tormod; cha d'thàinig obadh a stigh air a smuain-san an uair a bha slighe dleasanais fosgailte mu choinne.

* * * * * * *

Air feasgar ciùin Luain ghabh e ceum, air a shocair, sìos gu iochdar an Lag-Bhuidhe ; a dhà laimh am pòcan na briogais, agus e ag imeachd mar gum biodh e a' tomhas nan ceumannan. Sios ghabh e air fhiaradh, tarsuing air buaile nan gamhna, gus an d' ràinig e sgòr creige mu choinne Loch A——. Shuidh e air oir na creige mar a rinn e iomadh uair beagan bhliadhnachan roimhe seo. Ach cha b'ionann air an fheasgar ud, agus a shuidheachdadh anns na làithean a thréig le'n aoibhneas 'nan cois. B' ann ri taobh a' cheart loch a fhuair e an gealladh dìomhair ud do'm bu chrìoch a' " snaim a dh' fhanas, 's nach tréig." Ach mo thruaighe ! thàinig an t-Aog an rathad tuille is luath, agus a nis bha a thasgaidh 'na sìneadh " an ciste chumhain chaoil " fo'n fhòd 'san chill ud thall agus a h-aon naoidhean maoth r'a taobh. O'n àm ud thàinig tuar eile air an t-saoghal, 's na bha ann, am beachd Thormoid. Dh' fhalbh 'ionmhas roimh 'n àm, agus bha mar gu'm b'eadh glas is iuchair air an t-seòmar ud 'na chridhe air an do ghabh Ise seilbh, mar gu'n robh eagal air gu'n cailleadh e a h-iomhaigh. Cha tuig neach nach robh riamh fo throm phràmh, no nach deach troimh 'n àmhuinn, na faireachduinnean a bha ruith a chéile an inntinn Thormoid. Air an aobhar sin, cha ruigear a leas a bhi leudachadh orra, eadhon ged a b' ann agam-sa—rud nach ann—a bhiodh an deachdadh inntinn a chuireadh dreach air sin le taghadh fhacal. An uair a thachras briste-cridhe, is gann gu'm bi leigheas air a shon. Gu tric cumaidh an inntinn an lot fosgailte, agus thig am fàsgadh an uair nach bi dùil ris.

* * * * * * *

Shuidh e mar seo ; uilnean air air a ghlùnaibh, agus a dhà dhòrn mar gum biodh iad a' cur taice r'a dhà leth-cheann.

" Bha cudthrom air a chliabh." Bha a smuain cho dìon air aon chuspair, 's nach do ghabh e suim do cheileireadh binn na coisir a bha a' cluich a phuirt a b' aill leo air bàrr gach gèig mu'n rachadh iad m'a thàmh anns na preasan. Mu'n d'thug e fainear c'àite an robh e, bha'n t-anmoch a' ciaradh timchioll air—an uair sin anns am bi an là a' dol a' falach am broinn na h-oidhche, no mar a theireadh na sean Ghàidheil fhéin, cho brìoghmhor, eadar-dà-sholus. Dh'éirich e gu grad ; sheall e mu'n cuairt ; bha an gleann uile fo thàmh. Cha chluinnt' ach geum no dhà bho chrodh Sheumais Bhàin, agus té de na caileagan a tàladh na bà-ruaidhe le " pruishi, pruishi bheag "—facail a tha toirt 'nar cuimhne an t-sean chàirdeas a bha eadar Albainn agus an Fhraing, móran bhliadhnachan roimhe seo. Chan 'eil anns an fhacal " pruishi " ach atharrach air an fhacal Fhrangach " *approchez*," a' ciallachadh thig air adhart. Ach ciod am fios a bh' aig Tormod air an t-seadh sin, ged a bha 'n Fhlandrais ag eubhach ris air mhodh eile, " thig air adhart." Is e bha a' dol troimh inntinn gu'm b'ann aig a cheart àm ann an làithean eile—eadar-dà-sholus—agus anns a' cheart bhad a b'àbhaist da fhéin agus Seònaid a bhi a' coinneachadh a chéile, agus a' beadradh mar gu'm fanadh grian an t-sòlais an còmhnaidh air an iarmailt' acasan, gun aon neul a' snàmh tarsuinn oirre.

* * * * * * *

Air sealtuinn mu'n cuairt da, 'sann a shaoil leis gu'm fac e iomhaigh Sheònaid eadar e 's a leus ! An uair a bhios mac-meanmna a' Ghàidheil air a ghleusadh teann, agus an t-srian lasaichte, is iomadh rud a chruthaicheas an inntinn,—rudan nach bi idir ann, gu h-àraidh an dubhar beul na h-oidhche.

Thig faoin bheachdan is samhlaidhean 'nan ruith as déidh a chéile air chor agus gu'm fàs gaisde fraoich, no bun craoibhe, 'na nàdur de bhòcan, no theagamh rudeigin bho'n t-saoghal eile. Ma bheir thu barrachd sréine do d' mheanmna, bheir e a chreidsinn ort nach 'eil ann an srann nan cuileagan, is meanbh bhiastagan eile, ach an gliong a tha na sìthichean a' deanamh am measg na rainich am feadh a bhios iad ri fleadh cuirme. Chan 'eil mis ag ràdh gu'n d'thàinig Tormod gu faoin smuain de'n t-seòrsa, ach mur fac e cruth Seònaid gu corporra, bha a dealbh cho riochdail 'na inntinn agus ged bhiodh i mu choinne 'san fheòil. Is miorbhuileach feartan na h-inntinn; is grinn an inntinn Cheilteach. Có thuig fhathast an toiseach no'n deireadh ?

* * * * * * *

Ach bha sac eile air inntinn Thormoid. B'e seo am feasgar mu dheireadh a bha'n dàn da chaitheamh ri taobh an loch ; ri taobh nam bruachan, 's nan sgoran mu thimchioll an robh e 'cleasachd an uair a bha e 'na bhrogach. Am màireach dh' fheumte' togail air gu Galltachd, oir ghabh e an t-saighdearachd mar a ghabh gillean tapaidh eile. Cha bu ghealtaire idir e, ach bha a chridhe 'ga fhàsgadh leis na bha 'dol troimh inntinn. An robh e a' dealachadh gu bràth r'a chàirdean taobh thall na h-aibhne ? Am b'e seo an sealladh mu dheireadh air an ionad far an do thairg e féin agus Seònaid am bòidean d'a chéile ?—an t-ionad a rinn a' bhòid ud coisrigte. A thuilleadh air sin, bha e 'dol a dh' fhàgail na dachaidh far an d'rugadh 's a thogadh e anns a' ghleann 'san robh e òg. Bochd is mar a bha a' chroit, bha dhachaidh oirre. Dh' oibrich e gu dìcheallach a' strì ri teachd-an-t r chuibhiseach a chosnadh aisde. Cha ghabhadh

e deanamh. B'ioghnadh nan gabhadh. Bha gnothuichean a' fàs na bu mhiosa is na bu mhiosa. Ged bha'n t-uachdaran coimhneil ris, bha amharus aig Tormod gu'n robh rud eile 'na shùil, nan gabhadh e deanamh gun trioblaid a thogail. Bha cloimhe a' dol an daoiread, agus na'n cuirteadh fearann Thormoid ri Paire-a-Chléirich, air dòigh laghail, bhiodh rùm ann do thuill-eadh chaorach. Ach bha'n ùine ro gheàrr gu còrdadh mu'n chùis.

* * * * * * *

Bha gillean eile a' ghlinne air togail orra seachduin roimhe seo, agus air an fheasgar mu dheireadh, cha robh aig Tormod ach a chead a ghabhail de chàirdean agus de luchd-daimh. Bhiodh sin searbh gu leòr, gun fhios an tilleadh e tuille, ach a bhi a' call seallaidh air a' bhadan uaine far an robh Ise ; sin far an robh an dòruinn. Nach fìor an ràdh gur e bhi cuimhneachadh, 'sa meòrachadh air sonas a chaidh as, agus nach till, am bròn a tha os cionn gach bròn. Air an fheasgar ud bha dùrachd bhlàth gach neach air a thaomadh air Tormod, agus cha chluin-teadh am beul gach aoin ach " slàn gu'n till thu." Bha am mulad a thuit air a' ghleann folaichte o athair is a mhàthair, a bha o chionn bhliadhnachan a' cnàmh anns an ùir. Bha e deònach gu leòr seasamh ris an dleasanas a chreid e bha mar fhiachaibh air a choimhlionadh ; ach b'e an dealachadh, agus na bha fillte ann, a bha a' cur dragha air. Aon oidhche eile fo na sean chabair ; beagan uairean fhathast 'na shìneadh anns an t-seann leabaidh ! Thilg se a féin air uachdar a' chuibhrige, ach cha tigeadh norra cadail. Ciamar a thigeadh ? agus cuibhlichean na h-inntinn 'nan deannaibh ! Bha e air a chois mu mheadhoin oidhche, deas air son an turuis gus a' phuirt o'm biodh bata-na-

toite a leigeil ma sgaoil, tràth 'sa mhaduinn. Mach a ghabh e, agus rinn e dìreach air an loch, mar gu'm biodh cumhachd dìomhair 'ga thàladh, no 'ga thrèorachadh chuige. Bha sin ann, is dòcha—Seònaid ! Dh' fhan e mu na bruachan, agus mu na preasan, gus a' chabhanaich. Dh' fhaodadh e, na'n togradh e, ceum a thoirt a nunn far an robh Seònaid 'na sìneadh fo dhubhar na craoibh-fheàrna, oir cha robh an t-astar ach goirid. Ach cha robh feum air, oìr cha bhiodh ann ach a bhi 'deanamh a mhulaid na bu truime. Cha sgar astar no tìm an ceangal a rinn an dà spiorad ud mar aon, oir tha e na's treise na'n uaigh féin. Bha rud eile 'na shùil. Bha e a' dol a ghabhail a chead de'n loch !—an cead deireannach, ged nach do shaoil e sin. Agus nach robh an t-ionad coisrigte le boladh cùbhraidh a' chuimhneachain ag ealadh mu'n cuairt ? Am b'ioghnadh ged thàinig smuairean air inntinn ; gu robh e fo nàdur de bhreislich? Bha'n oidhche ciùin ; bha'n loch cho mìn is ged a bhiodh e air iarnaigeadh. Bha'n cruthachadh nàduir uile aig fois ach—Tormod féin. Shuidh e ag amharc mar gu'm b'ann air rud a bha fada bhuaithe, a' feitheamh air bristeadh na fàire. Mu dheireadh thòisich sgàile na h-oidhche ri sìoladh air falbh, agus bha soilleireachd a' bruchdadh suas mean air mhean air cùl nan cnoc. Dh' fhairich e àileadh de dheò gaoithe a' crith duilleach nam preasan. Chual e bìg lag o ribheid eòin air choireigin, mar gu'n robh e an-shocrach 'na nead ; an sin thuit tosd air gach nì a rithist. Ach cha do mhair e fada. Thàinig osag a thug crith air an duilleach. Bha Nàdur 'na leth-dhùisg a nis. An ceann tiotain thàinig snuadh eile air aodann an loch le osnadh na h-òg-mhaduinn. Bha'n t-soilleireachd a' fàs, agus thòisich na neòil air sgapadh roimh éirigh na gréine. Dhùisg

ceòlraidh nam preasan, agus sheinn iad òran-molaidh do'n mhaduinn le gàirdeachas, mar gum biodh iad a' toirt buidheachais do'n Ti a dh' ullaich lòn air a son. Shaoileadh tu gu'n robh an iarmailt air chrith le'n ceilearadh. Dh' éirich a' ghrian fhéin 'na glòir, agus chuir i rughadh air na cnuic mu'n cuairt. Fhuair Tormod faochadh spioraid, agus cha mhór nach do ghlaodh e a mach le toilinntinn, oir bha a' spiorad gu tric an co-chomunn ri Nàdur. Cha b'ioghnadh sin, oir bha'n gleann anabarrach maiseach le uillt, is cnocan àrda, is doireachan, le luibhean a bha 'ga chòmhdachadh mar bhrat àillidh o thaobh gu taobh. Dheòghail e, mar gum b' eadh, tomhas mór de'n dìomhaireachd nach cleith Nàdur air an neach a nochdas ùigh di. A thuilleadh air sin, bha meas aige air bàrdachd Ghàidhealachd, agus bha a mheomhair cho geur, 's gun aithriseadh e earrannan de shaothair nam bàrd gun chuideachadh leabhair, ged leughadh e sin gu deas.

* * * * * * *

Ach bha Tormod mu choinne an loch. Thàinig gath gréine mar phladhadh tarsuing air an uisge. Dh' amhairc e air, agus ar leis gu'n robh e coltach ri claidheamh a bha 'ga òrduchadh togail air, agus a bhi a' falbh. Dh' éirich e gu grad. Na'n deanadh e dàil, thigeadh, 's dòcha, cunnart na h-iargain. Chan 'eil fios ciod a thachradh, agus an loch mu choinne. Bha'n t-àm ann a bhi bogadh nan gad. Sios gu oir an loch ghabh e ; chaidh e air a leth-ghlùn ; bhuin e ris an uisge le bhilean ; chuir e boiseag air a bhathais. Suas am bruthach ghabh e gun amharc 'na dhéidh, gus an d'ràinig e lùb de'n rathad Na'n rachadh e na b' fhaide, chailleadh e sealladh air an loch, agus an t-ionad 'san robh Seònaid 'san naoidhean 'nan sineadh. Thionndaidh

e air a shàil. Bha an loch an sud, sàmhach, bòidheach fo lainnir na gréine ; bha na h-eòin a' sior cheilearadh, a' leum 'sa' beiceil am measg nam preasan, mar gu'm biodh iad a' strì ri aoibhneas a nochdadh do chlann nan daoine air maduinn cho grinn. Shaoil leis gu robh boladh nan lusan, 's nan craobh, na bu chùbhraidhe fo'n drùchd a bha'n crochadh ris na geugan a bha nis a deàrrsadh mar chluigeanan airgid, no òir, a reir 's mar a thuiteadh gath gréine oirre. Bha sàmhchair a' riaghladh mu'n cuairt 'sa' còmhdach a' ghlinne mar fhalluinn. Bha esan, mo thruaighe, a' fàgail ionad na sàmchair, 'sa chàirdeis, gu raointean fuilteach an uamhais.

* * * * * * *

Bha'n t-àm a nis, gu math seachad air gairm choileach, agus cha dheanadh dàil na b' fhaide ri taobh an loch an gnothuch, Thog Tormod a làmh, agus chrath e i mar gu'm biodh e ag ràdh ; " Slan leat a loch mo chridhe, mo mhìle beannachd leat." An sin laidh a shùil air ionad eile—an t-ionad far an robh ionmhas a chridhe an tasgadh. Sheas e car tiotain, shiab e a bhois air a shocair tarsuinn air a shiùlean ; is gann gu'm bu " léir dha am bealach le sileadh nan deur." Is e an ceathramh a leanas a bhuail air inntinn :—

*" Tha do leaba lom fuaraidh ;*
*'S trom do chadal, 's ro bhuan e ;*
*Chaoidh chan eisd thu ri m' luaidh-sa,*
*'S cha ghluais thu ri m' cheol."*

Ghabh e a cheud deireannach de'n loch. Ghabh e beannachd leis an dithis a bha fo'n fhòd ; cha b'ann mar neach gun dòchas, ach ré tamull, gus an coinnicheadh iad a chéile thall.

* * * * * * *

Air maduinn àraidh, bha reisimeid Lochiall am bad na Gearmailteach. Sheas na Gàidheil mar bu dual, ach chaidh móran a leòn, no a mharbhadh, air gach taobh. Am measg nan curaidhean calma a leagadh gu làr bha Tormod. Bha luchd-giùlain nan sìneadairean trang 'gan tional gu àite tearuinte fo chùram nan lighichean. Chualas sanas gu robh Tormod air a dhroch leòn, agus bha a chompanaich anns a' champa làn mulaid. Cha b'ioghnadh sin oir bha e cho duineil, 's cho uasal 'na dhòigh, 's gu robh moit orra a leithid a bhi 'nam measg. Bha eadhon na oifigich féin a gabhail beachd air Gàidheal cho grameil. An uair a sheas an lighiche r'a thaobh, 'sa chrath e a cheann dh' aithnich càch gu robh a shuidheachadh cunnartach. Bha bean-eiridnidh an còmhnuidh a' frithealadh ri taobh a leapa. Bu bhan-Ghàidheal i, agus leig i fhaicinn am blàths dùthchasach a bha 'na com, oir uair sam bith a thionndadh i a cùlaibh ris a' leaba, 'sa chromadh i gu rudeigin a thogail, bhiodh a sùilean lìonta leis na deòir. Bha i a' tuigsinn gu robh deireadh na réise dlùth. Rinneadh gach nì a b' urrainn sgil a dheanamh air son Thormoid, mar a rinneadh air son iomadh saighdear eile, ach bha e a' sìoladh as. Tiotan mu'n do tharruing e an anail mu dheireadh, dhùin e a dhà dhorn ; sheas a dhà shùil 'na cheann ; bha e mar gu'm biodh e a' faicinn rudeigin. Bha a bhan-eiridnidh 'na seasamh, 's a h-aodann cho bàn ris an anart. Bha a ghnùis mar gu'm biodh i air a cruth-atharrachadh. Leis a bheagan anail a bha 'na chom, is fiamh an aoibhneis air, ghlaodh e, "A Sheòmaid" ! Cha robh an còrr ann ; ghearradh snàithnean na beatha. Nach fac e i ? Chunnaic !

D. Mac-a-Phì.

## Lorg nam Buillean

LE BÀRD NACH MAIREANN.

SÉIST— *Se Alasadair a fhuair an ulaidh,*
*S ann air Alasdair bha bhuaidh,*
*Sud am fear a fhuair an ulaidh,*
*Lorg nam buillean bh'aig Rob Ruadh.*



ANN an iochdar craig Mhic Rainnaich
Bha i tearuinte bho'n fhuachd,
Bho gach doinionn, uisg is dile,
'S cha do chaill i riamh a snuadh.
SÉIST—*Se Alasdair, etc.*

An lath a bha sinn aig an fhaoghaid,
Cluinnear a gleadhraich is a fuaim,
Dh' fhuadaich i na coilich-choille,
As gach doire a bha mu'n cuairt.
SÉIST—*Se Alasdair, etc.*

An lorg a bh'aig Rob Ruadh MacGriogair,
Leis do bhris e iomadh cnuach,
B'àill leis i na sleagh is targaid
A chur na dearganaich gu ruaig.
SÉIST—*Se Alasdair, etc.*

Tha i air cumadh a' chroinn-speala,
'S i ro ghramail ann am bruaich,
'Righ ! bu mhath i falbh nan stucan,
'S chumadh i fear bacach suas.

Séist—*Se Alasdair, etc.*

'Se dh fhàg an lorg cho lubach sniomhach,
I bhi giulan feidh Rob Ruaidh
Is dh' fhàg e lag le ghualainn dheis innt',
Nach d'théid aisde gu lath-luain.

Séist—*Se Alasdair, etc.*

Ged tha lot na leth thoisgeil,
Chan eil i sgoilte mu'n cuairt,
Is i gun ghiamh gun ghoid gun chnac innt'
Ach an tacaid tha na cnuaich.

Séist—*Se Alasdair, etc.*

An lorg dhearbhte caraichte daingeann,
Làidir fhallain le car tuathal,
Gun bheag 'na com ach dearg an daraich,
Is bheirteadh srad á caraig chruaidh.

Séist—*Se Alasdair, etc.*

Sud an lorg mu'n robh an eachdraidh
Phill i a chreach chaidh thoirt gu tuath,
Dh' fhàg i sinte fir Chinn-Taile
Air an araich, 's iad 'nan suain.

Séist—*Se Alasdair, etc.*

Nuair chaidh Diùc Athaill gu Sroin-bharra
'N duil gu caradh e Rob Ruadh,
Fhuair e'n lorg an clàr na bathais,
Is theich e dhachaidh is gaoir 'na chluais.

Séist—*Se Alasdair, etc.*

Chan eil duine 'n so ni stuth le,
O'n bhàsaich seann Rob Ruadh,
Sann bheir sinn i do Gharraidh baldaidh.
Gus na righrean thoirt fo bhuaidh.

Séist—*Se Alasdair, etc.*



# An Deidh Langside is Roimhe

*Tha donnal nan con am chluais,*
*Agus bruadal na h-oidhch' am shùil.*



IR an 13 là de'n Chéitein 1568, chaidh blàr a chur eadar Màiri is Mòraibh aig Langside faisg air Glaschu, agus chaill Màiri an là. Théich i air falbh o'n bhlàr cho luath sa bheireadh a casan i, no co-dhiubh casan an eich air an robh ise a' marcachd, is air an treas là 'na dhéidh sin, aig Port-Màiri, chaidh i air bòrd coite bheag, anns an d'rinn i an t-aiseag goirid eadar Albainn is Sasunn.

Trì nìthean a théid oirnn gun sireadh gun iarraidh air bith, is iad sin, a réir an t-seanfhocail, gaol, eud, agus eagal; is air uairibh ar leam gu bheil còir againn air gliocas a chur ris an trìanaid so, a' cuimhneachadh "ged dh' éignichear an seanfhocal cha bhréugnaichear e." Bha tréigsinn Albann le Màiri, an déidh Langside, rud cho faoin gòrach sa rinn i riamh, is, air gaol Dhé, nach b'iomadh sin! Is ann gu tur gun sireadh gun iarraidh a théid oirnn a leithid sin de cho-dhùnadh. Is beag cliù a th'aig an t-saoghal air gliocas nach tig gu ìre ach an déidh làimh, agus tha sin ceart; ach a thaobh Màiri agus na comhairle lean i air an fhàth a thuirt mi tha a mór amadanachd so-fhaicsinneach, is soilleir do gach neach a ruitheas.

Ma's miann leinn beachd cothromach a bhi againn mu ghiulan is mu dheanadas Màiri, tha dà ni ann d'am feumar mór aire thoirt. An toiseach, feumaidh sinn nàdur na bain-righinn féin a thuigsinn ceart ; agus, san dara àite, feumaidh sinn a bhi ann an làn *report* ri nàdur is ri eachdraidh nan aimsir san robh i beò. A chum nan crìochan so, thàinig gu fortanach a nuas chugainn air sruth nam bliadhna pailteas mór de theisteas is de chomhdach de'n ghnè is fheàrr. Mar sin, chan eil a bheag de lethsgeul airson neach sam bith a bhi gun tuigsinn ceart air nàdur Màiri, no neo-fhiosrail aineolach air spiorad nan àm anns an do thachair di bhi air a breith.

Cha robh ann am Màiri ach toradh riochdail air an linn a bh'ann ; agus ma chuimhneachas sinn gur e boireannach, is barrachd air sin boireannach air leth briosg anmanta is dreach-mhor 'na pearsa, a bh'inntese, bheir sinn cobhair nach beag oirnn ann a bhi a' strì ri eachdraidh-beatha na bain-righinn ainmeil ach gu ro-mhi-fhortanach so a thuigsinn ceart.

Sa' bhliadhna 1548, sheol Màiri á Cluaidh gu Roscoff. An ath dheich bliadhna de a saoghal air thalamh chaith i anns an Fhraing, aig cùirt an righ ; agus tha cuid a'dèanamh a mach gur e so a bu mhathair-aobhar do gach driod-fhortain a thachair di, is, cuideachd, do gach lochd is fàillinn a bh'innte, mar bhan-riaghlair air Albainn ; ach is beachd leam féin nach eil ann an so ach an fhaoineis, mur ann a th'ann an dubh cheilgearachd. Dona coirbte ge an robh a' chùirt Fhrangach aig an àm ud, gidheadh cha bu mhiosa i na càch.

Bha an linn e féin dona coirbte ach gann thar choimeas ; is ma bha sin mar so—an rud a bha—tha e soirbh ri thuigsinn gu'n robh gach uile chùirt a bh'ann air an tèarradh leis an aona

pheallan, is mar sin, nach robh roghainn ri thogail d'an taobh. Gu dearbh, cha b'iad naoimh a bha air ceann chùisean ann an Albainn féin aig an àm ud ; is chan fhios dhomh féin gur e nead aingeal a bha ann an cùirt Shasuinn. Cha mhò na sinn is urrainn duinn a ràdh le fìrinn gu'n robh cùirt na h-Easpainn, cùirt na Ròimhe, no cùirt na h-Impireachd ainmeil airson an gaoil air deagh-bheusaibh, ri linn do'n bhain-righinn òig a bhi fo stiùradh mhaighstirean. Air an làimh eile, is cinnteach an gnothach gu'n deachaidh cùram sonruichte ghabhail de'n bhain-righinn òig aig cùirt na Frainge. Fhuair i an sin deagh ionnsachadh di féin—seadh, an t-ionnsachadh a b'fheàrr a bha dol san Eorpa aig an àm—is mur d'thug i deagh-fheum as an sin, a' rianachadh a giulain is ag òrdachadh a deanadais a réir is mar a chaidh earalachadh oirre gu'm biodh ise gan rianachadh chum a buannachd féin is àrdachadh a dùthcha, co e bu choireach airson sin ach Màiri i féin ?

Ar leam féin gu bhèil cail-eigin de chealgaireachd measgte leis na thatar a' cur as leth nan Guiseach anns an dòigh so. Nam b'e cùirt Phrostanach a bh'anns an tè gus d'an do chuireadh Màiri, is nam b'iad Prostanaich a bh'anns an fheadhainn a bha ri ionnsachadh a thoirt di, is dòcha gur beag gearain a bhiodh sinn a' cluinntinn mu " choirbteachd " is mu " mhór aingidheachd " na cùirte Frangaich, nach robh na bu mhiosa na càch, neo-ar-thaing gu'n robh i gu mór na's beochanta is na's fheàrr uigheam a thaobh daoine barraichte.

Ach, biodh sin mar a dh'fhaodas e bhi, is cinnteach an gnothach gu'n d'fhuair Màiri di féin cuid mhaith de'n eolas a b'fheàrr a bha dol aig an àm. Cha do sgrìobh Fénelon fathast an *Télémarque* aige fa chomhair oidhre ciatach na Fraince, Diùc Bhur-

gandi ; ach, gun bhi tighinn air na dearbhanaibh (cuid dhiubh gun teagamh maith gu leor, ach cuid eile dhiubh anabarrach dona is cumta chum coirbteachd) aig Machiavelli, bha pailteas mór de dheagh-ionnsachadh ann freagarrach do luchd-riaghlaidh, sean is òg. Bha na daoine a bh'ann anabarrach tìtheach air comhairle de'n t-seorsa bhiodh Quintilian a' cur a mach 'na là féin, agus maille ris-san bha iad de'n bheachd nach b'urrainn na h-òigridh ionnsachadh tuilleadh is tràth. Do'n cheist a chaidh a chur air Quintilian : " Ciod e an t-àm iomchuidh, saoil tu, balach a chur a dh'ionnsaigh an Oil-thaigh ? " fhreagair esan air ball, " *Cum poterit* " ; agus b'ann a réir na comhairle so thug e a rinn an sè-linn-deug, gu h-àraid a thaobh na feadhnach sin a bha an dùil ri ionadaibh àrda san t-saoghal so a lionadh. Mar sin, chan eil a bheag de choire ri fhaighinn do'n ghnè ionnsachaidh a fhuair Màiri fhad sa bha i fo stiùradh a càirdean comasach na Guisich ; is gu'n deachaidh cùram sònruichte ghabhail di san dòigh so tha sin cinnteach leis cho oileanaichte sa bha i anns gach ealain agus eolas is còir a phlanntachadh gu tràth is gu domhain 'na leithid sin de urra. Bha dà nì ann a thàinig a chéile air an deireadh thall gus an ruaig a chur air an deagh-ionnsachadh a fhuair Màiri ; is b'iad sin, a nàdur féin, is nàdur nan aimsir san robh i beò. Foghnaidh sin, tha mi de'n bheachd, gus sgeulachd thiamhaidh Màiri bhochd a dhèanamh réidh so-thiugsinneach do neach sam bith nach eil gun suim gun toirt do ghuth na h-eachdraidh.

A réir coltais, is fìor bheag de nàdur na bain-stàide a bha am Màiri ; agus is tric a bhiodh i a' brèagnachadh le a dèanadais gach deagh-chomhairle agus sgoil feumail a chaidh a phlanntachadh innte ri àm a leanabais. Cha mhò na sin, a réir

coltais, a bha croisean agus driod-fhortan (a thàinig oirre, mo thruaighe, nan tuil-bheum) a chum feum sam bith dith gus an aomadh tilgte bh'oirre gu droch-chomhairle is amadanachd de'n a h-uile seorsa cheartachadh no a chur fo éis. Mar bhain-stàide, co e chuireas Màiri ann an coimeas ri leithid Ealasaid Shasuinn, Iseabal á Castile, a mathair féin, Màiri a'bhan-Ghuiseach no, abair, eadhon Catrìona de' Medici, mu'n do leugh mi leabhar taitneach an là roimhe ag innseadh nach robh ri fhaicinn inntese a bheag idir de ghnàths is de spiorad na fìor bhain-stàide? An uair a dhealbh Màiri sgrios Hunndaidh, rinn i mhearachd bu mhò a rinn i riamh; is an uair a ghlac i Mòraibh gu a broilleach, is cinnteach an gnothach gu'n robh i buileach dall, no co-dhiubh air a cur fo shèan a thaobh-eiginn nach robh idir de'n t-saoghal sam biodh Machiavelli is na Guisich a' creidsinn!

B'aobhar-éise nach beag do Mhàiri nach robh deagh-sheirbhisich riamh aice. A réir coltais, is e Rizzio, am Piedmontach, am fear a b'fheàrr de'n ghrunnan ud air fad, agus chan fhaodar a ràdh le fìrinn nach do sheirbhisich esan Màiri le dìlse agus tuigse. Thàinig an duine comasach so gu Albainn an tùs ann an cuideachd fhoirmeil Diùc Shabhoidh, is chaidh a mholadh do'n bhain-righinn leis a' cheart neach, is gu dearbh cha b'ann gun aobhar gun reuson a rinn e sin air Màiri, oir fhad sa bha Rizzio air ceann chùisean ann an Albainn, is a' bhan-righinn ùmhail striochdail do'n chomhairle thug e seachad dith, chaidh gach nì air adhart gu maith is gu ro-mhaith, air chor is gur e so, air an deireadh thall, a ghiorraich a bheatha do Rizzio. Dh' innis Morton agus Ruadhainn (a bha air ceann na feall-chomhairle an aghaidh Rizzio) do Checil gur e a b'aobhar do mhurt an Eadailtich gu'n robh an truaghan sin cho ro-dhìleas

do Mhàiri, is cuideachd, gu'n robh eagal orra roimh a chuid chuilbheartan, leis cho seoltach dòigheil tuigseach sa bha e anns gach nì a thug i os làimh gus uachdaranachd na bain-righinn a chumail gun bhriseadh, is an aidmheil Chaitliceach a dhìon do'n rioghachd. Ach, a réir coltais cha robh do Mhàiri ann an stiùradh, is, 'na dheidh sin, ann am murt Rizzio ach a mhàin an dearbh fhaoineis, a shiubhal seachad oirre gun a bheag de lorg fhàgail 'na cois, is gu'n robh an gnothach dèanta ! Coma co-dhuibh, cha ghabh e aicheadh nach d'rinn Màiri grad-thilleadh gu ro-iongantach gu a dòigh is gu a rian amadanach gogaid-each féin an déidh mhurt Rizzio. B'e " an t-aon spot soilleir " a dh' fhiosraich Màiri riamh mar bhain-righinn Albann stiùradh Rizzio ; agus is cùis ionghnaidh nach beag leam cho suarach sa thatar a'gleidheadh an duine chomasaich sin, is cho beag suim sa tha luchd-eachdraidh a' gabhail, am bitheantas, de'n riaghladh aige. Airson na bain-righinn i féin, a réir coltais cha robh de eolas is de fhiosrachadh aice na dh'fhoghnadh gus àrd luach a leithid de sheirbhiseach a dhèanamh soilleir di, air neo, an àite bhi ga chaoidh is ga chaoineadh gu caoin-shuarach ré là no dhà—mar a rinn i—is ann daonnan ri gul is ri bas-bhualadh air a shon a bhiodh ise ré na còrr de a làithibh air talamh. " Our hopes sank as he declined, and died when he expired," arsa Bolingbroke, is e sgrìobhadh mu na Seumasaich is Louis XIV. Air a'cheart dòigh, faodar a ràdh le fìrinn gu'n do theann aobhar Màiri ri dol am mugha is ri seargadh as o'n là a chaidh an fheall-chomhairle an aghaidh Rizzio a chur air bonn ; agus gur ann am fuil an truaghain sin a chaidh a bhàthadh.

Ach, ciod i a' chuileag-phuinnsein a theum Màiri gu dol an cor Ealasaid Shasuinn an déidh Langside, chan eil fhios,

saor bho so, gu'n robh i gu tur as a ciall aig an àm—'na creich mhuladaich gun rian aig a nàdur gogaideach neo-sheasrach féin, a rinn an dunaidh oirre cho ro-thric roimh sud, a dh'aindeoin gach deagh-ionnsachadh is comhairle mhaith a fhuair i gu seol a b'fheàrr a leanail. Cha bhiodh ach duine as a chiall anns an neach sin a ruitheadh a dh'ionnsaigh dubh-nàmhaid airson dìon is teasraiginn, is an duine gun fhaicill sin an cunnart a bheatha aig an àm. Ach sud an dearbh nì a rinn a' bhan-righinn an déidh Langside ; is cuimhneachaibh nach e duine maol-aigneach clod-cheannach a bha am Màiri ach *boireannach* is, barrachd air sin, boireannach d'am bu mhaith a b'aithne (ma's fìor na chaidh a sgrìobhadh m'a dhéidhinn) nàdur is aigne a gnè féin. Bha nàdur an dithis bhain-righinn cho fad air falbh bho chéile sa tha na reannagan togte os ceann na talmhainn—Ealasaid, is ise cho fuar ri cluigein-eighe ; cho carach ris an t-sionnach ; cho uaill-mhiannach ri Luisifar ; cho trusach is cho farmadach ri seann spìocaire ; an trà nach robh i ach òg cho speachanta eudmhor ri sean-mhaighdean, is cho dìoghaltach 'na h-uile dhòigh ri fiadh-bheathach an fhasaich. Air an làimh eile, feuch Màiri, ban-righinn nan Albannach—boireannach cho còir sùgach teo-chridheach fialaidh laghach sa chaith crún dùthcha riamh, ach a dh'aon àm, mo thruaighe, cho gogaid-each mùiteach luasganach, is cho buailteach air comhairle gun rian gun fhiù a cridhe féin a leanail le braise agus neo-shuim sa tha ri tachairt air ann an eachdraidh uile ar seorsa-ne. Ma's e "*una trista*"* a bha an Ealasaid, bu bheag a b'fhiach eolas Màiri air gnothach an fhir-stàide làimh ri eolas na bain-thruaghain sin air an nì cheudna. Mar

* Griogairidh XIII.

sin, cò e aig nach biodh dùil ri gleac is cruaidh-chath uamhasach nan tachradh do dhithis nàdur cho tur aocoltach ri chéile sa bha Màiri is Ealasaid dol an co-strì, is ri co-fharpuis mu rud-eigin air an robh an dithis bhan aig ar-a-mach ? Agus thachair sin, ged nach do choinnich Màiri is Ealsaid riamh san fheoil.

*Hey, monnie, monnie, but love is bonnie*
*A little while, when it is new ;*
*But when it's auld, it waxes cauld,*
*And fades away like morning dew.*

A réir coltais, b'e an gaol a dhùisg an toiseach an nàimhdeas searbh bith-bhuan eadar an dìthis nach d'thàinig gu crìch ach le bàs Màiri, mur an do mhair e sin, cho fad sa bha Ealasaid air a gabhail a staigh, eadhon gus an taobh thall de'n uaigh. Bha farmad nach beag aig Ealasaid ri Màiri, a cheann gu'n robh ban-righinn nan Albannach gu mór na's bòidhche dreachaile 'na pearsa na i féin, is do bhrìgh gu'n robh de shuirgheachaibh aice nach d'thàinig an leithid aon chuid a thaobh àireamh no inbhe riamh ann an cor nighinn gun mhaise an ochdamh rìgh Eanruig. Bu leor sin, tha mi dèanamh dheth, gus nàimhdeas nach searg a dhùsgadh eadar an dìthis ; is gur ann air stuth de'n t-seorsa am bitheantas a bhios trod is cur-a-mach am measg nam ban gan dèanamh suas. Ach taobh a mach gu buileach dheth so, thachair gu'n robh aobhar nàimhdeis cruaidh eile ann eadar an dithis ; agus chan fhaodar a ràdh le fìrinn nach do tharruing Màiri so oirre féin le a giulan is le a briathraibh, a bha cho neo-ghlic neo-fhaicilleach d'a taobh féin sa bha e làn tàir agus tàmailt do Ealasaid. Tha mi ciallachadh le so

caitheamh follaiseach an t-suaicheantais rioghail aig Sasunn le Màiri mu'n àm san robh i pòsda air an Dauphin. B'e tàmailt dùbailte thug i seachad mar so do Ealasaid; oir, le bhi dèanamh mar a rinn i, nochd i gu soilleir do'n t-saoghail ciod e am beachd a bh'aice mu bhreith Ealasaid, agus a rithis, leig i fhaicsinn do'n a h-uile neach aig a' cheart àm gu'n robh i de'n bheachd gur ann aice féin a bha còir le dlighe air crùn Shasuinn, is nach ann idir aig Ealasaid. Bu mhór am beud nach do chuimhnich Màiri bhochd air gach nì dheth so a rinn i an àm di dol fo uigheam gus Albainn fhàgail; ach ma's ceart mo bharail féin mu'n rud, is gu'n robh i as a rian aig an àm, gun teagamh cha robh air no dheth ach ceum an t-seàpaire ghabhail, is Albainn fhàgail.

Gus Màiri a bhacadh o bhi dèanamh mar a bha de rùn oirre chur an gnìomh, agus Albainn a thréigsinn, thatar ag ràdh gu'n do chleachd Ard-easbuig Chill-Rìmhinn, agus feadhainn eile bha an cuideachd na bain-righinn aig an àm, iomadh earail is deagh-argumaid air an tarruing bho sean eachdraidh an dùthcha, le sùil ri rùn Màiri a thoirt gu neo-nì is an sgleò a sgapadh bhàrr a shùilean. Ach riusan, cha robh Màiri idir toileach éisdeachd a ghabhail. Bha a h-inntinn suidhichte, mar is gnàth le aitim de'n t-seorsa d'am buineadh a' bhan-righinn am mèinn is an toil féin a shuidheachadh, is iad fo impis an eagail aig an àm. Agus a dh'innseadh na fìrinne, feumar aideach nach robh Màiri a dh'easbhuidh lethsgeul no deagh-aobhair airson gach droch-sheallaidh is cruth uamhasaich a bhiodh a h-inntinn bheothail féin a' cur an riochd dith, an àm dith feitheamh ri cur-an-òrdagh a' bhàta a bha ris an aiseag a dhèanamh dith eadar Albainn is Sasunn. De'n iomadh smuain brònach

agus eagalach a bhiodh a' domhlachadh a staigh 'nam miltibh air a h-inntinn aig a leithid sin de àm bha gun teagamh cuid dhiubh barraichte thar càch airson déisinneachd is amhasachd gu ro-ghoirt nan gnìomh sin ris an robh iad ceangailte 'na meamhair, mar tha tachairtean mi-chiatach (is iad cho làn diomb agus tàir do gach fìor Chaitliceach) na bliadhna 1560; a coinneamh is a comhluadar féin ri Iain a' Chnuic, agus an droch ghiollachd a fhuair i o'n chreutair ceann-làidir reasgach ud; grad-fhuarachadh a' ghaoil a thug Darnley dith, agus an cur-a-mach air a chéile an lorg sin; murt Rizzio; bàs uamhasach a fir-pòsda féin, agus na fathainn sgreataidh d'a taobh féin d'an d'thug an dèanadas oillteil sin éirigh am measg mhór-chuid d'en t-sluaigh; suirghe Bhothwell, is an neach sin fo amharus làidir aig an àm gu'n robh làmh aige ann am bàs Dharnlaidh; a glacadh (co-dhiubh a b'ann le a deòin no 'na h-aghaidh is coma sin) le Bothwell, is a pòsadh gun rath air a' cheart pheacach; Cnoc Charberidh, is a ruagadh leis a' phràbar feadh shraidean cinn-bhaile a dùthcha goirid na dhéidh sin; a cur a mach à drèachd mar bhain-righinn leis na h-uaislibh a bha fo airm 'na h-aghaidh, agus a prìosanachadh ann an tùr nan Dùbhghlasach air Loch Leamhna; agus an is, mar cheann-finid is mar àrd-chrùn do gach driod-fhortan is cruaidh-chàs a thug ceum air thoiseach air an sin, Langside, agus 'na chois an teicheadh tilgte tàmailteach so gu Sasunn. Gun teagamh, cha b'e ròsarnach a bha an Albainn aig an àm ud; cha mhò na sin is e co-chruinn-eachadh de Dhamonaibh, comhla ri an cuid bhan-chompanach, a bha an luchd-àiteachaidh na dùthcha; agus, mur b'e an uile-bheist bheucach ud a bha 'na rathad, Ealasaid, maith dh' fhaoidteadh nach robh Màiri bhochd cho buileach ceàrr 'na breith

an uair a rinn i suas a h-inntinn a bhi cuidhte is Albainn gu sìorruidh.

Ach, biodh sin mar a bhios e, se an fhìrinn mu'n chùis nam b'fheàrr a b'aithne do Mhàiri a dùthaich féin, cha do thréig i riamh i, a cheann nach robh fìor aobhar air. Taobh a mach de dhòrlach de bhailtibh air Galltachd na dùthcha cha robh càirdean an Ath-leasachaidh aon chuid lìonmhor no cumhachdach san tìr.* Is fìor an nì gu'n robh cuid de na h-uaislibh is iad de'n inbhe b'fhaide bha ri fhaotainn san dùthaich aig an àm anns an Ath-leasachaidh, is an aghaidh Màiri, cuid dhiubh, gun teagamh, do bhrìgh gu'n robh iad a' creidsinn gu fìor is gu làidir ann am prionsapalaibh an Ath-leasachaidh ; ach a' mhor-chuid dhiubh, is mór is eagal leam, air am beothachadh is air an gluasad anns a' ghnothach sin le tograibh agus miannaibh nach seasadh solus là car aoin mhionaid. Chan eil teagamh nach robh so 'na aobhar laigse nach beag do Mhàiri ; is, mar sin, feumar suim sònruichte is gu ro-churamach a ghabhail dheth ann a bhi a' tighinn air guilan na bain-righinn maraon an déidh Langside is roimhe. B'iad na h-uaislean a bhris spiorad a h-athar,† agus, le'n cuid cheannairc agus fheall

* " Fathast, tha r'am faotainn am measg an t-sluaigh àireamh mhór de Chaitlicich, agus tha so fìor eadhon a thaobh nan uaisle. Airson nan eiriceach, is beag an àireamh agus is bochd an cumhachdsan." Nicolas de Gouda de Chomunn Iosa gu Seumas Laynez, Ceann do'n Chomunn cheudna, á Mayence 1562—*Narratives of Scottish Catholics.*

† " In the autumn of 1542, the old Duke of Norfolk was sent to the border with twenty thousand men, and gave to the flames two towns and twenty villages ; but the left wing of the invading force was defeated near Jedburgh by the Earl of Huntly, and partly from this cause, partly from want of supplies, Norfolk was soon compelled to retreat. It was in vain that James urged his

gun àireamh a chuir an rioghachd uile ann an cunnart is ann an teann-chàs an déidh teann-chàis. Mar an ceudna, mur deoin leis na h-uaislibh éirigh, cha mhò na sin a bhiodh am pobull toileach éirigh, gun an stiùradh is gun an iùlsan. Bu dualach so do na Ceiltich aig an àm a dh'ainmich mi, agus cha chreid mi féin nach eil iad fathast gu làidir fo'n cheart bhuaidh. " A nation (arsa Sir George Cornewall Lewis*) does not change the form of its government with the same facility that a man changes his coat. A nation in general only changes the form of its government by means of a violent revolution." Tha so uile fìor, agus tha e cheart uidhir cho fìor sin nach atharraich nàisean 'aidhmeil gun mhùthadh mór a bhi ann. Bha mhór-chuid de'n t-sluagh Albannach fathast dìleas do'n t-sean chreideamh, agus deas gu éirigh air a shon, air cho cuimhneach sa dh' fhaodadh iad a bhi air bàs Hunndaidh, agus air an làimh a thug a' bhan-righinn féin anns an tachartas sin, a bha cho làn truaighe is calldachd d'a cùis féin sa bha e mar sin do aobhar na h-Eaglaise. Mar an ceudna, bha Gàidhealtachd na

---

nobles to follow him in a counter invasion ; they refused to cross the border, asserting that they were not bound by their allegiance to leave their native country. . . . Threats and persuasions were equally useless. James, stung with vexation, returned home, and ordered the troops to be disbanded. It was to no purpose that he afterwards with a smaller army attempted the invasion of Cumberland. At Solway Moss the soldiers not only refused to obey the leader he had appointed to command them, but, without striking a blow, laid down their arms to a small English force. Thousands of men, with twenty-four pieces of artillery, being the whole of the royal train, fell into the hands of the enemy. This last disaster broke James's gallant heart. A slow fever wasted his strength ; he sank into a long stupor, and refusing all comfort, died in December, 1542, leaving the crown to his infant daughter, the Mary Stuart of later history."—*Narratives of Scottish Catholics.*

* *A Dialogue on the best form of Government.*

h-Albann fo shìth is fo rian aig an àm, is na cinn-cinnidh uile ach beag gu buileach de'n aon chreideamh ri Màiri féin, is deas gu éirigh airson nan "English lords" fhuadachadh le tàir as an dùthaich, ceart mar a rinneadh orra uair no dhà roimh sud. Carson, mata, nach do ghabh Màiri cuid a h-eagail, is gu'n iarr i air na Gàidheil iad a thighinn 'na lethsgeul gus a crùn a ghleidheadh dith, agus càirdean nan Sasunnach an Albainn a thilgeil bonn os ceann, ni a bhiodh dithse, is dòcha, gu mór na's soirbh a chur an gnìomh na bha e daibhsan a bhuineadh do'n aon teaghlach r'a féin a thàinig 'na déidh, agus a dh'éirich gu biùthas agus gu cumhachd nach searg am feasd air guala leathann làidir nan Gàidheal,

*Sibh a rinn fo làimh na Trianaid,*
*Mis' a dhìon o mhi-rùn chàich ;*
*Mo dhearg-nàimhdean neartmhor lìonmhor*
*Chuir an lion feadh ghleann is àrd.*
*A mheud sa thaisbean sibh d'ur dìlseachd*
*'S còir nach di-chuimhnich gu bràth ;*
*A bharr, gur sibh is luaithe shìn rium,*
*Toic air tìr 's an talamh-àrd.*

Ach Màiri, chuir ise cùl ri dùthaich a breith is a h-àraich, is theich i le luaths na h-earba 'na casaibh a dh'ionnsaigh a dearg-nàmhaid, gun ach aon bhuille bheag a bhualadh air a son féin, is as leth an aobhair ris an robh i ceangailte. Gu dearbh, bu nàrach sin, mur e boireannach a bh'innte ; ach o'n is e dìreach sin a bh'innte, fàgamaid an gnothach aig an sin, a'leigeil a bhi faighinn lethsgeul air a son a bheir gabhail ris leis an fheadhainn sin da'n is fheàrr is aithne nàdur nam ban.

" Ma's ann a bha rìoghachd agam ri pheansachadh," thuirt Frederic Mór nan Gearmailteach uair, " bheirinn seachad i gu bhi air a riaghladh le feallsanaich." Biodh no nach biodh an ràdh sin ceart, chan eil cinnt nach do chaill Màiri bhochd a crùn is 'na dhéidh sin a beatha do bhrìgh nach robh innte dad idir de spiorad is de aigne an fheallsanaich.

Q. E. D.



## Am Bothan Tughaidh

*Am bothan beag an sgath nan creag,*
*'S an d'fhuair mi m'àrach òg ;*
*'S a ghleannan uaine 'n cluinnear fuaim,*
*Is gàirich a' chuain mhóir ;*
*Na beannta fuara 'g éirigh suas,*
*'Ga chuartachadh mar chrò ;*
*O, 's tric mo smuain 'sa ghleannan uain'*
*'S an d'fhuair mi m'àrach òg.*

"AM FEAR CIUIL."



HA mi a' creidsinn gu bheil mo cheann-teagaisg a' cur ioghnaidh oirbh. Tha mi an dòchas gu bheil, agus gu'n treòraich e bhur smuain air sgiath leamsa do'n dùthaich sin anns an d'fhuair sinn ar breth agus ar n-àrach. Nach ioma smuain dhìomhar a dhuisgeas so ann ar n-inntinnean air fad !

Tha e dualach dhuinn mar shluagh aig am bheil faireachdainean domhain agus mac-meanmna làidir a bhi a' sealltuinn air ais air na làithean a thréig. Tha maise ar dùthcha air a cumail ùrail dhuinn le a bhi a' cluinntinn nan dàn air an robh sinn eòlach an drasda agus a rithist aig coinneamhan caidreach anns a' bhaile mhór. Na bàird a' bruidhinn ruinn anns an t-seana

chànain, agus sin gun truailleadh, gun ghaoid, gun ghalar ; ach mar fhior-uisg nam beann, agus mar an osag chaoin a chrathas am braon bhàrr riasg is chanach.

Tha sinn a' faicinn an sud am bun na creige, bothan tughaidh : tha gàrrthaich nan tonn a' dusgadh Mhic Talla ; tha iad le nuallan trom a' bualadh air an traigh.

> " *Tha luasgan na mara 'sa chaol,*
> *Is gearan nan craobh 'san tòrr ;*
> *Trom osna nan allt air an raon*
> *'Toirt manaidh na gaoith' 'nar còir.*"

Chì sinn an fhaoileag a' laighe 's ag éirigh, 'sa marcachd nan steud-each geala ; cluinnte gulag a' bhrìd-eoin ann an geodha fasgach 's e 'cur àird air deanamh maorach ri tràgh : na sgairbh mar fhreiceadain dhubha air na sgorran biorach. Bidh an t-adharcan 'san guilbneach a' freagairt a chéile air an oitir.

Tha, mar gu'm b'eadh, saoghal eile a' cuartachadh a' bhothain a tha shuas an iomall a' mhonaidh. An aite gàrrthaich nan tonn tha torman nan allt. Tha tùchan a' choilich ruaidh agus dùrdail a' choillich dhuibh ri chluinntinn air gach taobh. 'Na h-aimsir fhéin bidh an uiseag a' lionadh an adhair le ceòl, agus bidh còisir leadanach gu ro-cheilearach am measg nam preas 's nan tom.

An taobh a stigh nam bothan so gheibh sinn teinne mór mòna air teis meadhoin an ùrlair, agus an toit 'na chuartagan glasa ag éirigh a dh'ionnsaigh na h-iarmailte troimh mhullach an tighe. Tha déile no dhà air an cuir tarsuinn nan diostaidhean a dheanamh seorsa faraidh. Gach lànain, taobhan is cabar

droma is neul na sùighe air a leth-cheann. An sud agus an so chitheadh tu sgroth eadar na taobhanan, agus ri aimsir fhliuch chluinnte cnig-cnag aig an t-snighe dhubh. Troimh stuaidh an tighe chluinnte a' Chaisfhionn 'ga tachas fhéin ris na stéicean, agus an laogh a' mire-leum 'na chrò. Cearcan calmanach is badanach a' sgiathalaich mu na dorsan, agus chluinnte bean an tighe ag ràdh ri eireag na bliadhn' uiridh : " Cha do rug thu fhathast ged is dearg do chìrein ! "

Chaidh làithean ar leanabais seachad, agus cha bu bheag an càs e an uair a dh'fhalbh sinn air làimh do'n sgoil. B'e so da-rireadh ar ceud dhol a mach do'n t-saoghal, agus eadhoin aig beagan mhìltean a dh'astar bha iarrtas beo 'nar cridheachan teicheadh dhachaidh. Bho'n cheud uair a dh'fhosgail sinn leabhar beag na h-aibideil bha sinn a' faicinn beanntan móra ann an slighe ar beatha a bha a' cur eagail oirnn ; beanntan a dh'fhaodas mi a ràdh nach deach a chur an dara taobh gus an latha-diugh. Na'm biodh aig òigridh a' bhaile mhóir ri àireamh mhìltean a choiseachd air ais agus air aghaidh mar a bha sinne a' deanamh anns a' Ghàidhealtachd, theireadh iad riut gu robh iad aig inbhe dhaoine, agus a' deanamh an deagh obair latha. Dheanamaid-ne obair latha an déidh tilleadh dhachaidh ! Bha am bàthigh ri chuir an ordugh ; uisge ri thoirt as an tobair ; cuil na mòna ri lionadh airson na h-oidhche, agus ioma dleasnas mar sin a chuideachadh bean an tighe.

Bu tric leis na maighstirean sgoile a bhi 'nan daoine teann, cruaidh air an treud bheag a bha fo'n cùram. Chuireadh iad do'n choille chaoil thu a bhuain shlat g'a do sgiursadh féin ! Na'n deanadh tu dearmad air da fhòid mona a thoirt leat fo d'achlais anns a' mhaduinn cha'n fhaigheadh do shròn am fagus

do'n teine ged a robh an sneachd 'na chuitheachan ri stuaidh an tighe. An déidh sin 's air fad cia lion iadsan a dh'oileinicheadh mar so a dh'éirich gu inbhe àird agus chliùitich am measg nan Gall ? Bha iad 'nan cliù dhoibh féin ; 'nan urram do'm pàrantan agus do'n dùthaich.

Is ioma gnè oibre a tha mar fhiachaibh air gille agus nighean Ghàidhealach an làmhan a chur ris ré nam bliadhnaibh sin eadar fàgail na sgoile agus togail gu cosnadh ceart. An uair a thig na reothairtean móra anns an Earrach tha gach beag is mór a' togail orra do'n traigh roc. An fheamainn dubh 'ga buain leis na corrain ; 'ga luchdachadh am bàtan móra is beaga, cho trom agus gur culaidh chunnairt e gus am bheil iad sàbhailte aig an lamraig. An sin giùlanaidh iad an fheamainn ann an cléibh air an druim a dh'ionnsaigh an iomaire àitich.

Is e latha mór e latha cur a' bhuntàta ! Ma tha seisreach an greim cha bhi gille no nighean nach bi air an achadh. Na Cailleachan a' sgoltadh a' bhuntàta, na caileagan 'ga leigeil anns an sgriob, agus na gillean a' tilgeil na h-innearach agus na feamann air uachdar.

An déidh cur a' bhuntàta tha a' mhoine ri bhuain, is cha b'e sin cleas a bu lugha oirnn ; a' dubhadh 'sa clodadh a chéile eadar nan sgràileadh a thigeadh mur cluasan bho'n fhear a bha cùl an toireisgin. Cha'n iarramaid na b'fheàrr na an uair a chitheamaid bean an tighe a' tighinn trom luchdaichte le bonnaich bheaga choirce 's caise agus taoman math de bhainne. B'i sin a' chuirm-chnuic ! 'Nar suidhe air brat de fhraoch meallach, mìn. Srann an t-seillein ruaidh a' tighinn 'sa falbh mar fhuaim ciùil fad as. An riabhag dhonn os ar cionn, agus bu bhinn lurach a ceilear a' tearnadh oirnn bho na speuran a nuas.

Ann an seachdain no dhà tha a' mhòine deas g'a togail 'na caisteil bheaga, ach 'san uine sin tha am buntàta ri ghart-ghlanadh agus ri togail uime.

Gheibheadh na gillean òga beagan cosnaidh aig rùsgadh nan caorach sheasg. Cha bu bheag oirnn an obair sin idir. Tha ni-eiginn anabarrach togarrach, toilichte ann an cois na cìobaireachd. Ciod is toil-inntinneiche na éirigh moch-thrath maduinn Shamhraidh 's do chù a ghairm g'a d'shàil agus do cheum a thogail ri monadh ? A' dìreadh ri beinn àrd gheibh thu an sealladh aluinn sin, a' ghrian ag éirigh. Chan 'eil sealladh air an t-saoghal ri choimeas ris. Na reultan a' fàs fann agus a' leaghadh as do shealladh. An àird-an-ear gu dearg, lainnearach mar fhùirneis mhóir, agus gathan na gréine a' dearrsadh air chùl fànais a' spùtadh lainnir deas is tuath. An uair a chì thu cirb na gréine a' brùchdadh a nios air chùl an fhearainn Ghallda is e their thu riut fein : " Ciod an t-ioghnadh a nis na treubhan sin a tha fathast gun eòlas an t-soisgeil a bhi 'gan sleuchdadh féin sios agus ag aoradh do'n ghréin ? " Tha an sealladh cho oirdhearc agus a buadhachadh cho mór air ar breithneachadh agus gu bheil sinn a' gabhail a stigh ann an tomhas as motha ughdarras a' chumhachd sin a tha a' toirt dhuinn gach tarruing analach, agus a tha a' riaghladh cùrsa na gréine thairis air an t-saoghal gu leir, a' sgaoileadh a gathan caoine air duine is ainmhidh, gach coille 's blàth-lus maoth. Ar leat gu bheil a' choisir sgiathach fhéin a' tabhairt aoraidh dha. Gheibh sinn anns an duan so " Maduinn Shamhraidh," le Niall MacLeoid nach maireann, earrannan a tha fior fhreagarrach, agus a chuireas snas nach beag air a' chuid so de'n òraid.

*Tha doineann nan speur air séideadh thairis,*
*Tha neamh is talamh 'nan glòir ;*
*Tha gathan na gréine 'g eirigh thall ud*
*'Cur sgèimh air beannaibh a' cheò ;*
*Tha eunlaith na coill a' seinn le caithream*
*Air roinn nam meanganan òg,*
*'Toirt moladh do'n Ti thug dhuinn gach beannachd*
*'S a dhion troimh 'n ghaillinn iad beò.*

*Gach doir' agus bruach le'n tuar cho fallan*
*'S an gruag air lasadh mar òr ;*
*Fo shileadh an driùchd tha smùid na meala*
*Cho cùbhraidh bho anail nan ròs ;*
*Tha chuthag a' leum feadh gheug a' bharraich*
*'S an spréidh cho mear aig a' chrò ;*
*'S na cruinneagan suairce, guanach, banail,*
*Le'n cuachan bainne 'nan dòrn.*

. . . . . . . . .

Cha chuimhne leamsa an uair a bhiodh iad a' dol gu àirigh leis a' chrodh ach leugh is chuala mi móran mu'n cuairt air a chleachdadh sin, agus is cinnteach gu'm faighear am measg luchd leughaidh na h-òraid so aon no dhà a bha aig an Airigh. An uair a bhiodh am bàrr anns an talamh dh'iomaineadh iad an spréidh gu cluanaibh gorma, fasgach astar math bho'n bhaile. Bhiodh bothain air an cur suas airson nam banarach, agus bhiodh na guanagan laghach sin a' giulan air aghaidh gach uile dhleasnas co-cheangailte ri a'n dreuchd—a' deanamh ime 's càise. Cha bhiodh iad air dheireadh airson luchd céilidh agus suiridhean—theid an da ni an cuideachd a chéile gu gasda !

Tha sgeul no dhà againn bho bheul aithris nan daoine a bha romhainn gu'm biodh iad a' faicinn agus a' cluinntinn, an cuid a dh'àitean, nithean nach buineadh do'n t-saoghal so idir. Chan 'eil teagamh nach robh e na b'fhasa leo creideas a thabhairt do thannasgan aig an àm ud na tha e an diugh ; ach fathast gheibh thu fir agus mnathan a their riut nach 'eil iad a' creidsinn ann am bòchdain, agus cha teid cas dhiubh do'n tobar an déidh bheul na h-oidhche !

Air taobh an iar eilean Dhiùra tha gleann bòidheach, feurach, meinneil ; allt mór a' ruith troimhe agus monaidhean àrda air gach taobh dheth. Tha Beinn an Oir a' sealltuinn a sios bho bhraighe gu iochdar. Goirid bho bheul na h-aibhne so agus glé fhaisg air a' chladach tha uaimh mhóir. Bhiodh luchd na h-àirigh a' taghal na h-uamha so, ach bha iad a' ghnath a' gearan air na bhàtar a' cluinntinn agus a' mothachain innte air an oidhche. Bha mise mi fhéin tric gu leòir aig an uaimh so ri solus latha ach, chan 'eil mi dol 'ga aicheadh oirbh, b'fheàrr leam laighe air an raon agus clach-mheallain chruaidh an Fhaoill-tich a' toirt mìrean as an talamh na fasgadh iarraidh anns an Uaimh Dhearg leam fhéin air an oidhche !

Bha maighsteir sgoile an coimhearsnachd muinntir na h-àirigh a bha 'na dhuine fior stéidheil, seadh, 'na dhuine diadh-aidh. Cha robh esan a' creidsinn gu robh dad mi-shaoghalta 'san uaimh, agus thuirt e gu'n cuireadh esan oidhche seachad anns an Uaimh Dhearg. Air feasgar boidheach ciùin thog e air, agus cha do rinn e dearmad air a' Bhiobull a thoirt leis. A reir coltais rinn e an t-aoradh àbhaisteach, agus ghabh e mu thàmh. Mu'n do ghoir an coileach bha e air ais an Cnoc Crom, is cha do dh'innis e do dhuine riamh gu dé chunnaic no chuala

e ach nach comhairleachadh e air duine beo deanamh mar a rinn esan. Is dòcha gu robh so a' toirt dùbhlan do chumhachd as àirde na sinne, agus theagamh an déidh na h-uile car gu bheil fìrinn anns an rann—

*An uair sin eadar oidhche 's lò*
*An t-àm bu chòir dhuit a bhi steach,*
*Is cumhachd sin nach 'eil san fheòil*
*Bhi tagairt còir air na tha mach.*

Is math nach robh na h-àirighean uile air am fiosrachadh mar a bha an Uaimh Dhearg. Bha àbhachd gun ghrabadh a' dol air aghaidh ann am bothan na h-àirigh. Is e thubhairt piobaire Fear Ghlinn Alladail,

*Thug mi'n oidhche raoir 'san àirigh,*
*Thug mi'n oidhche raoir 'san àirigh*
*Chaith mi'n oidhche cridheil, caoimhneil,*
*Mar ri maighdeanan na h-àirigh.*

Bha Rob Donn e féin a' taghal na h-àirigh, agus an uair a chunnaic e a cheud-ghradh an cuideachd an t-saoir bhàin ghabh e gu ro-throm e, agus sheinn e

*Is trom leam an àirigh*
*'Sa ghàir a tha innt'*
*Gun a' phàirt sin a b'àbhaist*
*Bhi'n dràsd air mo chinn ;*

*Anna chaol mhalach, chioch chorrach,*
*Shlìb-cheannach, ghrinn,*
*Is Iseabal a bheòil mhilis*
*Mhànranaich bhinn,*
*Heich ! mar a bha air mo chinn,*
*'S e dh'fhag mi cho cràiteach*
*'S gun stàth dhomh bhi 'g inns',*
*Heich ! mar a bha.*

Is ann ainmig a chithear bean le corran a' buain an arbhair 'nar latha-ne. Ged nach freagradh sin ach dona air na tuathanaich aig am bheil an roinn as motha agus as fheàrr de'n fhearann àitich an diugh is e móran oibre a dheanadh na bana-bhuanaichean roimhe so ann an latha, agus bu bhòidheach chothromach a bhiodh na h-uile sguab air an ceangal, gun dias 'nan deigh, agus na h-adagan cho réidh òrdail, 'nan sreath dhìreach air an achadh.

B'e an cleachdadh an cuid a dh'àitean a bhi a' toirt beagan làithean an àm fogharaidh do'n uachdaran a bha a' seasadh airson màil no umhlaidh air choireigin. Theireadh iad *a' bhòrlanachd* ris an cuid a dh'àitean. Bhiodh móran feòir 'ga dheanamh anns na glinn fa chomhar geamhrachadh nan damh 'sa chruidh sheasg. An t-àireach agus a chuid ghillean a' tarruing a mach roimh bheul an latha a dh'ionnsaigh nan cruachan a dheanamh cheannag, agus an sin 'gan giulan 'nan eallachan troma gu ruig a' bhuaile.

Cha luaithe bhiodh an cròidheadh seachad, is na mulain air an tughadh na dh'fheumte toiseachd air togail a' bhuntàta. Obair fhuaraidh shalach nach robh spéis agam riamh dhith !

Ach chan fhaodar diùltadh, agus b'e sin na gillean sona an uair a bhiodh na sgrothan air a' phollag mu dheireadh. Gheibheamaid an sin latha saorsa agus thogamaid oirnn do'n choille challtuinn a thrusadh chnò, is sinn mar na feòragan a' streap nan craobh a' strìth co gheibheadh am mogul bu mhotha.

Bha an òigridh a' deanamh barrachd othail ri oidhche Shamhna na bha daoine eile 'deanamh ris an Nollaig. Tha an t-seana chleachdadh so air a ghiulan a mach fhathast, ach ann an tomhas beag ath-leasaichte agus dh'fhaodte nach ann gu mhath. Co dhiubh, ma bha gàradh càil math aig fear gun phosadh dh'fhaodadh e bhi deimhin as gu'm biodh iarraidh fhada air toradh a shaothrach 'sa mhaduinn. Mar a bu mhotha leudaicheadh 'sa mheudaicheadh esan air lagh na dùthcha agus air briseadh na h-ochdaimh aithne, agus roinn de'n deicheamh, is ann a bu mhotha a challdachd an ath uair. Bha tumadh airson nan ùbhlan 'na spòrs chiatach, agus neothar thaing an uair a thoisicheadh na h-igheanan air losgadh chnò. A rithist dh' fheumadh iad, tè ma seach, dol a mach do'n iodhlain, agus tri chuairt dheiseil a chuir air mulan agus an deidh sin dias a tharruing agus eigheach air a leannan. Ma b'fhior b'e a' cheud fhear a thachradh oirre 'na dhéidh sin a bhiodh aice mar chéile ! Chuireadh bean an tighe poit nan tri cas air meadhon an ùrlair 's i loma lan buntàta pronn, agus suaicheantas beag no dhà innte. Air an armachadh le spainnean adhairc chruinnicheadh iad mu'n cuairt na poite mar fheithid thun na cairbh a dh'fheuch co gheibheadh am fainne.

Ged a bha an obair seachad aig an òigridh cha b'e sin e do fhear an tighe. Bheireadh e latha no dhà a' spìonadh fraoich, agus ri latha fliuch chitheadh thu e 'na shuidhe anns an t-sabhall,

sguab mhór de'n fhraoch aig a laimh, agus mar a shnìomhadh e an sioman bha e 'ga chuir mu'n cuairt an fhuirm air an robh e 'na shuidhe gus am biodh aige ceairsle sgoinneil. Bha tughadh nan tighean agus gaillionn a' Gheamhraidh a' cur iomagain airsan ged nach robh air a' chuideachd òg.

Tha dithis dhaoine eile nach 'eil math dhuinn an dearmad, agus is iadsan an greusaiche agus an taillear. Chuala sibh ciad greusaiche gun bhi breugach, agus ciad tàillear gun bhi crùbach. Is i mo bharail fhéin gu robh na tàillearan cho teòma air na breugan ris na greusaichean fhéin. Tha fios agam air a so co dhiubh. Na'm bu chuimhne leamsa na h-uirsgeulan a chuala mi bho'n Taillear Mhór mu Loch-a-bhaile-mhargaidh agus na h-eich uisge nach b'e Bothan Tughaidh a bu cheann-teagaisg dhomh an drasda.

Bhiodh na daoine còire so a' dol bho theaghlach gu teaghlach a' deanamh bhrog is eudaich, ach thugaibh fainear, cha bhiodh iad anns an aon tigh ag obair comhla idir. Bu leòir aon seanach-aidh a bhi fo chromadh an tighe aig an aon àm. Chruinnicheadh na sgonna-bhalaich a dh'eisdeachd nan sgeulachdan, agus bhiodh an cridhe am bun an t-slugain aig pàirt dhiu an uair a thigeadh orra falbh !

Chuireadh na bodaich so dhiubh tugha 's raineach mu na chunnaic agus a na chuala iad fhéin. Chunnaic an greusaiche, ma b'fhior, cù mór dubh aig a leithid so de dh'àite, agus chaidh riochd duine ann an craicionn caorach seachad air an tàillear aig a' leithd so de bhealach, no thachair tiodhlacadh air aig a' mheadhon oidhche, agus dh'aithnich e na daoine a bha leis a' ghiùlan. A nis bha fios aig gach neach a bha stigh nach biodh a h-aon de'n phaidhir air an rathad mhór leotha fhéin air a'

mheadhon oidhche ged a chuirteadh na coin riu as a' bhaile! Ach b'e so a thàinig sinn a mach a dh' éisdeachd, agus chuala sinn e; agus dhrùidh e oirnn cho mór, ged nach do chreid sinn e, agus nach leigeadh an t-eagal leinn dol dhachaidh. Mo bheannachd leis na greusaichean 's na tàillearan. Dh'fhalbh iad 's bu laghach iad!

Feumar beagan iomraidh a dheanamh air a' chéilidh an déidh na thubhairt mi mu na daoine còire leis an do ghabh sinn ar cead. Nach bu ghasda an còmhlan de ghillean 's de nigheanan a bhiodh 'nan suidhe mu'n cuairt na teine mór mòna agus na cabair bheithe a' spreadadh 'sa spraigheadh mu na lurgan aca; am bodach air a dhruim dìreach anns an leaba, is bean an tighe 'na suidhe air fuirm ris a' bheingidh. Dh' fheumadh na gillean a chluinntinn mar a thugadh an car as a' ghàidsear 'sa chuir iad am falach am buideal 'sa phoit dhubh. Seadh agus mar a theireadh na saor-shealgairean dhachaidh na féidh 'sa shailleadh 'sa dh'itheadh siad iad agus na forsairean a mach 'sa stigh mu na dorsan aca. Dh'fheumadh na h-igheanan Suiridh Lachuinn Bhàin a chluinntinn a rithist agus gun fhios nach cuireadh an sealbh mairiste 'nan rathadsan air a' mhodh cheudna. Rachadh an sin na toimseachain mu'n cuairt, agus sgeulachdan beaga faoine gun ghò. Gach aon cho toilichte is gu'n do dhi-chuimhnich iad a' mhin a chuir air poit a' bhrochain!

Tha sinn uile an comain na muinntir sin a chum beo na sgeulachdan sin. Chan iad idir as lugha a chuidich còir na Gàidhlig. Ma shaoileas cuid nach robh annta ach sgeulachdan faoine gun seadh, gun bhrìgh, chan 'eil iad mar sin do'n Ghàidheal cheart. Dhasan tha iad a' ceangal na seann aimsir le bannaibh daingean ris an aimsir a tha an làthair.

An uair a bhiodh a' ghealach aig a h-airde bhiodh cleas is fealla dha a mach air an raon is air a' mhachair. " Dallan Da," " Crioch a' Bhodaich " agus " Spiod an fheannaig ghoraich ! " Nach b'aotrom guanach gach aon againn, gun chùram saoghalta, gun uallach inntinn.

Rachadh na h-oidhchean seachad gu cridheil caidreach mar sin gu Nollaig. Latha no dhà roimh na Challuinn dh'fhalbhadh fear an tighe, no dh'fhaodte bean an tighe, a shireadh pige na Nollaige. Chan fheumadh an tigh a bhi gun dileag ann aig an àm sin. B'e cùis thàmailt eagalach e mur an rachadh aca air gloine 'thoirt seachad latha Nollaig, agus seachdain 'na déidh.

Bha allaban gu leòir aig luchd iarraidh a' phige. A' siubhal thar monaidh fiadhaich gun cheum rathaid a b'airidh an t-ainm, agus ged nach tòiseachadh iad air an Nollaig gus an tilleadh iad, rud nach robh ach ainmig, cha b'fhurasda an rathad a dheanamh dhachaidh anns an dorcha.

Innsidh mi dhuibh sgeul bheag fhìor mu dhéidhinn bean a chaidh air tòir pige na Nollaige. Bha tri mile aice ri choiseachd thar a' mhonaidh, agus ràinig i a ceann-uidhe gu spéideil. Rinn i a gnothuch, is fhuair i aoidheachd fhialaidh bho a càirdean, agus 'na dhéidh sin thog i ri monadh a rithist. Cha robh i fada air an t-slighe dhachaidh an uair a thòisich cur sneachda. Chum i ceum ann mar a b'fheàrr a bha 'na comas, ach gu cinnteach cha b'fhurasda do bhean móran spéid a dheanamh ri leithid de shìd. Bha gaoth làidir a' séideadh 'na h-aghaidh, agus na cléiteagan a' reothadh mar a bha iad a' tuiteam oirre. A reir coltais thug i thairis le fuachd is sgios, agus theagamh an t-acras, co aige tha fios ? Laigh i sios ann an àite neo-fhasgach bràighe nan Laganan Gorma, agus fhuaireadh a corp taobh a' cheum rathaid an la-

na-mhaireach, mar mhìle d'a dachaidh. Tha càrn beag chlach a' comharrachadh a mach an àite 's an d' fhuaireadh i, agus tha mi smuaineachadh gu'n do chuir mi fhéin clach air a' chàrn sin ioma bliadhna an déidh dha so tachairt.

Cha tric do sgeul mar a dh'aithris mi a bhi air a h-innseadh an co-cheangal ri turus Nollaige. Tha iad am bitheantas mar so. Chuala sinn bho na seann daoine aig a' chéilidh e, agus leugh sinn ann an leabhraichean e. Air gabhail tuille 'sa bha math dha, fhuair fear a' phige e féin feadh nam bacaidean mòna, is e mar dhamh ann an ceo. Chuir e cuairt is cuairt, uair a fodha is uair an uachdar. Air faotuinn air talamh cruaidh thug e na buinn dhi gu sgiobalta, agus fhuair se e féin, chan ann aig a dhachaidh, ach far an d'fhuair e am pige !

Air oidhche na Calluinne dh'fhalbhadh buidheann de ghillean, agus chan fhagadh iad tigh anns a' bhaile nach bualadh iad aig an dorus, ag aithris rann (no duan) Calluinne a fhreagairt do choir bean an tighe.

> *" Mise nochd a' dol air Challuinn,*
> *'G inns' a mhnathan a' bhaile*
> *Gur e màireach Latha Nollaig :*
> *Gillean bochda 'dol a dholaidh*
> *Gun ìm, gun chàise, gun aran,*
> *Freasdal cnapan de'n bhuntàta,*
> *'S droch càl an déidh a phrannadh ;*
> *'S còir am miosgan a ghearradh,*
> *'S còir am miosgan a ghearradh,*
> *'S mur a gearrar air chòir e,*
> *Theid òrdag air sgòrnan na caillich."*

Bheireadh mnathan còire dhoibh bonnach beag is toll ann no rud-eigin ach na cailleachan spìocach nach cuireadh uidhir agus fàilt' orra, cha b'i bheannachd a b'fheàrr a rachadh fhàgail aca!

Latha Nollaig chruinnicheadh sean is òg, beag is mór, air a' mhachair a chluich leis na camain. Is ann an sin a bhiodh an iollach 's an eigheach. " Bualam ort " a bhos agus " Bual a mach " thall! B'e cromadh na gréine a sgaoileadh a' chuideachd, agus rachadh iad an sin dhachaidh a dh'ionnsaigh na cuirme 's an dannsaidh. Bu mhoiteil a dh' innseadh na seann laoich a liuthad Bliadhn' Ur a bha iad a' camanachd air an dearbh mhachair ud.

Cha chreid mi nis nach d'thug mi dhuibh earrann as gach ràithe, ach tha aon ni fhathast a dh'fheumas àite fhaotuinn, agus àite urramach am measg chàich. Is e sin, coimhead na Sabaid.

Tha mi a' creidsinn nach robh cinneach air uachdair fuinn a bha a' coimhead na Sàbaid mar a bha na Gàidheil.

B'e Di-sathuirne an la bu trainge de'n t-seachdain. Bha uisge ri thoirt a stigh a chuireadh thairis an t-Sàbaid, agus bha buntàta agus goireasan mar sin ri uidheamachadh fa chomhar an latha naoimh. Dh'fheumadh an uidhir so cheannag a thoirt as a' chruaich fheòir agus an uidhir so sguab a bhualadh 's an t-sabhall. Ged a robh a' mhòine aig ceann an tighe dh'fheumadh a' chùileag a bha cùl an doruis a lìonadh cuideachd. Cha robh bròg ri ghlanadh no feusag ri bhearradh. Cha bu lugha na obair na h-éiginn 's na tròcair, no searmoin, a bheireadh thar na stairsnich thu Di-dòmhnaich.

Gach feasgar is maduinn bha an sean-duine a' gabhail an Leabhair Naoimh, agus na bha taobh a stigh a gheatachaibh a' cruinneachadh mu'n bhòrd. An coigreach a bhiodh a' gabhail

seachad, sheasadh e a dh'eisdeachd nan Salm. Ar leis nach cuala e riamh modh ciùil cho freagarrach gu bhi a' moladh an Tighearna na am fonn trom crabhach sin a bha ag éirigh mar thùis suas as a' bhothan bheag sin taobh an rathaid. Chan ann idir mar chleachdadh a bha na seann daoine, no airson a bhi anns an fhasan, ach leis gach uile dhùrachd spioradail. Bha an teagasg so air a ghiùlan a mach leis na h-aithrichean 'nan caithe-beatha gu h-iomlan. Bhiodh e 'na rutha gruaidh do fhear teaghlaich anns a' Ghaidhealtachd mur rachadh aige air facal a chur suas anns a' choinneamh air iarrtais an fhir theagaisg.

Bha oilein nan aithrichean ri fhaicinn gu soilleir ann an giùlan na cloinne a fhuair e aig a' bhaile agus bho'n bhaile. Bha e 'na chuideachadh mór dhoibh airson cathachadh an aghaidh ioma buaireadh agus ceap-tuisleadh anns an t-saoghal an déidh laimh. Ach bha a chaochladh ri fhaicinn ann am fàs agus an caithe-beatha na cloinne nach d'fhuair an t-oileanachadh sin mu'n chagailt.

*Thusa fhuair t'eòlas mu'n chagailt*
*Gach oidhch' agus maduinn air glùn ;*
*Rinn t'athair a dhleasnas mar riut,*
*'S na tilg a bheannachd air chùl.*
*Biodh a theagasg mar lòchran romhad,*
*A ghnath fa chomhair do shùil ;*
*Gus am faigh thu do chas air a' charraig,*
*Tha seasmhach, daingean is dlùth.*

Aig an àm bha na dleasnasan a dh'ainmich mi glé chruaidh ri'n giùlan a mach le balaich is caileagan a bha a' faicinn a

leithid de shubhachas is de shòlas air a thairgse dhoibh, gun airgiod is gun luach, air feadh an t-saoghail ; ach cha deach móran bhliadhnachan de allaban thar an cinn an uair a chunnaic iad, agus sin gu toinisgeil, an t-aobhar mu'n robh na seann daoine cho dian a' sparradh gliocais 'nan claiginn. Is ann an uair a dh'fhàgas sinn fasgadh a' bhothain a chi sinn na neòil dhorcha agus na beanntan móra. As eugmhais teagasg fiorghlan, cho math ri eisimpleir ionmholta, cha toir sinn buaidh air nàmhaid na h-òige.

Gabhaidh sinn a nis ar cead de'n Bhothan Thughaidh. Is ioma latha sona a chuir sinn seachad ann, agus is ioma oidhche a rinn a' chraoibh chaoruinn, a' luasgan fo neart na gaoithe, ar taladh a chadal. Ar leinn a nis gu robh a crònan 'na shanas air ar cuid is ar crannchur anns an t-saoghal.

Tha am Bothan Tughaidh a nis 'na làraich luim, agus a' chraoibh chaoruinn air tuiteam thairis air.

*Thig an t-Earrach ann a ùine*
*'S bidh na flùirichean a' fàs,*
*Bidh an sóbhrach is an neòinean*
*'S iad a' comhdachadh a' bhlàir ;*
*Bidh an duilleach air a' choill*
*Is gach craoibh is i fo bhlàth,*
*Ach tha'n gleann àillidh nis 'na fhàsaich*
*Far am b'àbhaist bhi na sàir.*

*An uair a dhìreas mi na tulaich*
*Is na mullaichean as àird',*
*Bheir mi sùil thar na linne,*
*Chi mi luingeis nan siùil bhàn' ;*

*Chi mi eilid an t-sùil bhioraich,*
*Chi mi'n iolaire 'dol àrd,*
*De chan fhaic mi'n ciobair uallach*
*A' cur cuairt air caoraich bhàn'.*

*Bidh an uiseag anns na speuraibh*
*'S i gu h-eibhinn 'gabhail ceòl,*
*Is binn a guth air maduinn Chéitein*
*'N uair a dh'eireas i 's na neòil :*
*Bidh a' chuachag anns an doire,*
*Tha chòisir choille air a bonn,*
*De cha chluinn mi guth nan gruagach*
*'Tighinn o'n bhuail' le cuachan trom'.*

*Bidh an coileach ruadh ri tùchan,*
*Is an drùid le sunnd 'san tom,*
*Bidh an smeòrach is an lòn-dubh*
*'S iad gu ceòlar togail fonn ;*
*Tha gach eunlaith anns an iarmailt,*
*'S feadh an t-sliabh gach creutair beo,*
*'G aidmheil taingealachd le'n dròiceam,*
*Còisir bhinn nan ioma ceòl.*

*Chi mi bothan anns a' ghleannan,*
*'S fuaraidh, falamh e gun cheò,*
*Seadh, gun tugha, sgroth no chabar,*
*Sguab a' ghaillionn dheth gach seòrs' ;*

*Chinn an fheanntag thar na stairsnich,*
*Chòmhdaich leacan leis a' chòs,*
*C'aite nis a bheil na gaisgich*
*A chaidh altrum mu a bhòrd ?*

*Cuid dhiu thriall air turuis fhada*
*Do dh' Astralia an òir ;*
*Cuid a fhuair am miann de bheartas,*
*Cuid chaidh acrach fo'n fhòd ;*
*'S tric bha'n smuain thar chuan a' tighinn*
*'Dh 'ionnsaigh ghlinne 'n robh iad òg,*
*Smuain thog osna throm bho'n cridhe*
*'S an suil a' sileadh frasan dheòir.*

*Is bochd an càramh e 'sa Ghaidhealtachd*
*Far an d'àraicheadh na seòid,*
*'Bhi 'gam fuadach do gach ceàrna*
*'Dheanamh àite do luchd spòrs ;*
*Ach thig an la gun dàil mu'n cuairt*
*A gheibh sluagh nan gleann an còir,*
*'S bidh na mathraichean 's gach fàrdaich*
*'Teagasg Gàidhlig do'n chloinn òg.*

NIALL MAC 'ILLE SHEATHANAICH.

## Na Ceithir Calamain



'AITHNE dhomh uair feallsanach àraid aig an robh de theaghlach triuir mhac agus nighean. Là de na làithibh thachair gu'n d'iarr am feallsanach air a' chloinn aige tighinn 'na làthair, agus an uair a bha iad uile cruinn far an robh e is ann car mar so a rinn e labhairt riu.

"A chlann mo ghaoil," ars esan, "tha 'n t-àm duibh nis an fhàrdach ghrinn so fhàgail anns an d'fhuair sibh ur n-àrach is ur n-ionnsachadh riamh gus an so, agus ur fortan a shireadh air an t-saoghal mhór. Ach, thoirbh gu maith an aire nach e maoin agus beirteas, se sin fortan mar a ta an nì sin ga chunntadh le daoine saoghalta féinealach coirbte ta mise miannach gu'm biodh sibhse sireadh air an t-saoghal mhór, ach deagh-fhòghlum agus gliocas, is gur iad sin, am bheachdsa, na nìthean is mò is fhiach iarraidh agus a shealbhachadh anns a' bheatha so. Air an aobhar so, dh'iarrainn gu teann is gu dùrachdach air gach aon fa leth agaibh is còmhla dol an tòir an fhortain ; ach sin a dhèanamh chan ann idir mar a bhios clann an t-saoghail choirbte so a'dèanamh am bitheantas ach mar fheallsanaich is mar mhuinntir leis an caomh na deagh-bheusan, is a ta air am beo-ghluasad anns

gach nì a bhios sibh a' toirt os làimh le mór dhéidh air fòghlum agus spéis anabarrach do ghliocas. Duitse, am mac gaolach is sìne agam, mholainn a bhi faighinn a mach suim iomlan de eolas an duine ; agus ceart mheud an eolais sin a chur an céill duit féin is dhomhsa. Is e an cuspair a mholainn mar chùis-rannsachaidh do'n dara mhac agam, am Bàs ; agus duitse, a nighean mo chridhe, an Gaol, oir sin gnothach a ta daonnan 'na laidhe glé dhlùth do chridhe is nàdur nam ban. Rachaibh mata uile chum an t-saoghail, a chlann mo ghaoil, is ce b'e fios air bith mu dhéidhinn air na caochladh chuspair so a thionaileas sibh duibh féin ré àm ar dealachaidh, thoiribh air ais chugam e an ceann seachd bliadhna, is gur e eolas de'n nàdur sin an aon ghnè fhortain is aithne dhomh is fhiach iarraidh agus a shealbhachadh air a shon féin. Imichibh an nis an sìth ; gabhaibh mo bheannachdsa; is, ma's beo sinn-ne, gu'm bi coinneachadh eile againn uile an ceann nan seachd bliadhna dh'ainmhich mi."

* * * * * * *

*So roinn bheag de'n iomradh aig a mhac a bu shìne, agus a leig e fhaicsinn d'a athair, air dha tilleadh bhàrr a thurais an ceann nan seachd bliadhna chaidh a shònrachadh fa chomhair sin.*

* * * * * * *

Am bheachdsa, is i an dòigh cheart air a bhi a' cur air mheidh suim agus luach eolas iomlan an duine fidreachadh gu cùramach a staigh an toiseach do bhrìgh agus nàdur an eolais sin ; agus, an déidh duinn so a dhèanamh, mar gu'm b'eadh ceum a tharruing air ar n-ais, a chum is gu'm biodh cead agus cothrom mar sin gan leigeil duinn air suim is luach an fhòghluim a chaidh a

thional leinn a thoirt fo'n aon sgrùdadh mór againn, air los breith cheart mu dhéidhinn a chur air dhòigh. Coma co-dhiubh, sin an dòigh air a bhi a' coimhlionadh an dleas shon-ruichte chaidh a chur an earbsa rium a chuir mise an gnìomh; ach mar a dh'éirich dhomh sa' ghnothach ud (se sin, co-dhiubh a b'ann ri maith no ri olc a rinn mi), feumaidh mi an rud sin féin a leigeil gu ràdh nan uile, o'n is e mise mi féin a b' ùghdar do'n t-seol a lean mi.

Se cheud nì rinn mi an déidh dhomh mo dhachaidh fhàgail tadhal, aon an déidh aoin, air gach mór-ionad fòghluim sgapte feadh an t-saoghail, is a h-uile leabhar-lann (biodh iad beag no mór, fo iùl aig an Stàid no an làmhaibh dìomhair) tointe suas ris na h-ionadaibh fòghluim sin a thadhal is a rannsachadh gu ro-chùramach teann faicilleach. Thug mi mar so ceithir bliadhna. B'e an ath rud a rinn mi turus a ghabhail feadh cuid de dhùth-channaibh nach robh an ainm idir comharraichte san dòigh so, a dh' fheuchainn am b'urrainn dhomh ionnsachadh bhuapasan rud-eigin feumail agus stàmhor do'n iarraidh air an robh mi nach robh ri thional bho na ceàrnaibh ud eile dh'ainmich mi. Ris a' ghnothach so chaith mi dà bhliadhna. A' bhliadhna mu dheireadh de'n ùine bha agam ri choisreagadh do'n rud a chaidh a chur an earbsadh rium chaith mi ann a bhi a' réiteachadh is a' cur air mhéidh gach mir eolais a fhuair mi ré nam bliadhna chaidh seachad, is ann a bhi a'cnuasachadh is a' meorachadh air na dh'ionnsaich mi ré àm mo thuruis air tòir an fhortain spiordail. . . . .

Se an co-dhùnadh gus an d' thàinig mi mu'n ghnothach so, gu bheil mise air an aon chomhairle m'a dhéidhinn ri Goethe. Thuirt Goethe uair: "Cha do rugadh an duine idir a dh'aon

ghnothach air son is gu'm biodh e fuasgladh cruaidh-chàsan na beatha so ; ach gus gu'm biodh e faighinn a mach is a' tuigsinn nam fìor chriòchan a chaidh a shònrachadh fa chomhair nan cruaidh-chàsan sin. Fòs, chan fhuilear dha e féin a chumail daonnan an taobh-a-staigh de na crìochaibh aig na rudaibh sin a ghabhas mineachadh, agus a ta so-thuigsinneach 'nan nàdur féin, is gun e bhi dol air seachran thar nan crìochan sin." Tha mi cinnteach gur i so an fheallsanachd is mò brìgh agus stà dhuinn a thugadh riamh seachad ; agus faodaidh mi a ràdh san dol seachad gu bheil m' fhiosrachadh is m' eolas féin ga làn-dhearbhadh anns gach car. Is iomadh rian agus modh-smuaineachaidh a chur na feallsanaich air dhòigh roimhe so, le sùil ri caithe-beatha agus cuspair-aidhmheile nach gabh fàill-neachadh a sholar do'n duine ; ach feumail agus ceutach ge ta cuid nach beag de'n chomhairle so a chuir na feallsanaich ri chéile air ar son, gidheadh chan eil uiread agus aon de na rian-smuaineachaidh sin mu'n urrainn sinn a ràdh le fìrinn gu'n d'thùg iad riamh a mach an ceann-uidhe freagarrach féin ann am fuasgladh agus ann an sàbhaladh anam an duine. Anns gach rian de'n t-seorsa chaidh riamh a dhealbhadh, tha ri fhaicinn annta tinne no dhà an sud 's an so nach seas am feasd trom uallach nan iomadh dèachainn a thatar a' leigeadh air na rianaibh sin, air los neart agus cumhachd nan uile thinne th'annta dhear-bhadh mar is còir ; agus tha so gam fhàgail féin car amharusach an-earbsach, chan ann gu dearbh á fòghlum agus á tapachd nam feallsanach iad fein, ach as na h-oidheirpibh a ta iad a' sior-dhèanamh air los dìomhaireachd lìonmhor beatha agus bàis a mhineachadh do'n duine, is caithe-beatha iomchuidh is nach gabh fàillneachadh a sholar dha. Na h-inntinnean is àirde comas

a chaidh riamh a phlanntachadh an com an duine ; am murrachas is am modh-reusonachaidh is géire agus is soilleire chaidh riamh a chur gu feum air son àrdachadh an fhòghluim ; an t-eolas is doimhne agus is farsainge gabhas faighinn air feadh an t-saoghail uile ; an suairceas is an treibhireas cridhe is mò a thug de sgèimh is de urram do nàdur ar seorsa-ne—is ann air feallsanachd, a roghainn air gach gnè sgoile eile th'ann a chaidh na buadhan agus na mór-chomasan sin a bhuileachadh air dhòigh cho ro-phailt fhoghainteach, eadhon bho chamhanaich an fhòghluim cian nan cian air ais gus an là-an-diugh ; ach sin mo thruaighe ! le cho beag soirbheis a bhi 'nan cois is gu'n saoileadh tu nach eil ann am feallsanachd, an déidh a h-uile rud, ach bruadar faoin, no ro-sgeul gun bhun, taitneach gu leoir do'n fheadhainn a ni éisdeachd ris, ach air glé bheag feum do'n duine air dhòigh sam bith eile.

*" Luchd-fòghluim theagasg dhomh gach nì fo'n ghrèin*
*'S thug mi gun teagamh leam na b'eol daibh féin,*
*Ach brigh an iomlain dhomh de'n eolas bhaoth—*
*Mar uisge thàinig mi, is thèid mar ghaoth."*

Chan eil cùis smuaineachaidh no prionsapal giulain air am bheil sinn-ne eolach air nach robh làn-aithne cuideachd aig ar n-atharachaibh o shean. B'iadsan a shuidhich na prionsapalan sin an tùs, agus an ceumaibh na feadhnach a shuidhich iad chan eil againn ach a bhi gan dlùth-leanail, is a'coinne riu, mar is fheàrr is urrainn sinn. Ach, ge ta so mar so, gidheadh tha aig dream an linn a th'ann aon nì comharraichte co-dhiubh nach robh aig an fheadhainn a thug ceum air thòiseach oirnn anns an

t-saoghal so ; agus is e an ni comharraichte sin mór mheud ar n-eolais-ne, làmh ri suim iomlan an eolais-san, mu ghiùlan is mu nàdur an duine. Sa' char so, is air an dòigh so, is oidhreachan da rìreadh sinn-ne air na linntibh gun chunntas a thug tòiseach air an fhear a th'ann ; agus an oidhreachd ghlòrmhor sin a dh' fhàgadh againn leis an fheadhainn a dh'fhalbh romhainn tha i sin a' co-sheasamh air stòras mór de fhiosrachadh is de ionnsachadh mu nàdur is mu aigne an duine, comhla ri co-chruinneachadh mór de ghìomhaibh is de bheachdaibh de'n t-seorsa is àirde luach mu aorabh is mu thriall an duine feadh an t-saoghail so ; is gach fios is eolas feumail de'n t-seorsa air an tarruing bho iomadh ceàrn, is á móran ghlùn, is le mór shaothair. Mar sin, ma's maith leinn deagh-fheum a thoirt as an ionnsachadh a fhuair sinn, is stòras ar n-eolais mu nàdur an duine chur am meud, so againn an dearbh cheàrn anns am mò a ni de fheum an fheadhainn sin a bhios ri treabhadh ann le faicill, le cunbhalachd, agus le crìonnachd ; ach air son a' chòrr de'n ghnothach, tha mi gu làidir de'n bheachd gur beag luach a th'air suim iomlan eolas an duine, is mar sin nach fhuilear duinn a chur an suarachas is a shealltuinn sìos air, ach a mhàin mar chomharradh is mar thomhas cinnteach duinn air meud is ar farsaingeachd ar n-aineolais.

* * * * * * *

*So pàirt de na sgrìobh an dara mac aig mo charaid am feallsanach.*

An uair a thuigear gu ceart aorabh is nàdur duine, thuigear a dh'aon àm mór lìonmhorrachd nan caithe-beatha thatar a'gnàthachadh anns a' bheatha so. A réir coltas tha mar gu'm

b'eadh toll ann fa chomhair gach sionnaich, is cuspair air son gach miann ; ach am fiù no nach fiù do'n duine na caochladh chaithe-beatha sin a ghnàthachadh, is gnothach làn ag is amharuis, am bheachdsa, e sin.

A réir coltais, tha a bhi cosnadh beo-shlàinte dha féin is do na muirichinn aige fìor chrìoch an duine san t-saoghal so, nam measamaid an creutair sin a réir is mar a ta e féin do ghnàth a' breithneachadh agus a' dèanamh. Na bheachdsan, is fheudar dha tighinn beo air seol no dòigh a thaobh-eigin ; agus iadsan a thilgeadh air a' chreud làidir so a th'anns an duine nach léir daibh féin feum sam bith de'n t-seorsa, is beag feirt a bhiodh iad a' faotainn bho chàich ; oir is lagh nàduir e do'n duine cho maith is do gach creutair talmhaidh eile cothachadh a dhèanamh air son am beo-shlàinte.

Is ann tre mhalairt agus chèird a bhios a' mhor-chuid de ar seorsa tighinn beo, agus a' strì (cuid nach beag dhiubh codhiubh) ri fortan maith saoghalta chosnadh. Tha so 'na aobhar mór air cuid de'n daonnachd a bhi a' sior-chosnadh air a' phàirt sin dith nach eil cho tapaidh comasach rithe féin, agus, fós, air bochdainn, àmhghar, is fior dhroch chaithe-beatha thogail gu pailt nar measg. Ma ghabhas sinn beachd air urrachaibh móra an t-saoghail so, is orrasan cuideachd nach eil an cothrom no an ana-cothrom ; ach a ta gu maith dheth a thaobh inbhe is cuid, chì sinn nach eil a' ghnè chaithe-bheatha ta an seorsa so a' gnàthachadh cho bochd dona mi-chiatach, ge b'e air bith cho faoin gòrach sa dh' fhaodas i a bhi an sùilibh tuigseach an fhìor fheallsanaich. Ach ma ghabhas tu bràth agus a mhuthas tu cuspair do shùlasa rud beag, a'beachdachadh car tamaill air cor aimsireil is spioradail na pàirt sin de'n daonnachd nach eil ach 'nan tràill gun

smior gun rath aig a' chuid eile dhith, an sin dé chì tu anns gach ceàrn a sheallas tu ach bochdainn agus salachar, àmhghar, bròn, aineolas, agus truailleachd de gach seorsa is duaichnidh na chéile? Mholainn gu làidir do neach sam bith leis an rùn ag no amharus a thilgeil air an ràdh so agam dol agus dèanamh mar a rinn mise ré àm na h-iarraidh thug mi os làimh, se sin togail air agus a phaillinn féin a shuidheachadh am measg chaol-shràidean nan cathair is nam baile sin far am bheil ri fhaicinn comharraidhean gun àireamh air ro-shearbhachd a' chruaidh ghleac eadar Saothair is Earras. A thaobh cuid agus caithe-beatha, eadar spioradail agus saoghalta, chan fheàrr a bheag, am bheachdsa, a' mhór-chuid de na truaghaibh so na brùidibh nam machair. . . . .

Is ionann òige agus gaol a thaobh aon rud co-dhiubh, agus se sin gu bheil iad le chéile dall agus bodhar. An uair a ta sinn òg, comas léirsinn gu ceart chan eil againn; agus an uair a ta sinn air fàs sean, agus, theagamh, glic, is beag comais a th'againn air gnàthachadh is air cur an gnìomh na bhios feabhas ar léirsinn a' cur mu'r coinneamh, agus a' moladh duinn. Is e àm ar n-òige àm ar daorsa, is gur ann an sin a bhios sinn gar cur féin fo bhràighdeanas do-fhuasgladh ach gann aig nòs is àbhaist, agus a' càrnadh suas air ar son féin cheangal is ghèimheal de gach seorsa as nach urrainn sinn fuasgladh fhaighinn ach theag-amh le crìch ar saoghail air talamh. A réir coltais, is lagh no reachd nàduir e so, agus mar sin chan eil atharrach air; agus theagamh nach biodh aig ar seorsa-ne bhi beo idir, gun a leithid sin de lagh a bhi ann, gus sgleo a chur air shùilibh na h-òige. Ach, biodh sin mar a bhios e, chan eil cinnt nach eil a'chùis so ceart mar a thug mi fa-near i; is gur i chaithe-beatha

sin air an d'rinn sinn roghainn ri àm ar n-òige, no a chiadh a sparradh oirnn leis an atharraich ri linn ar leanabanachd, an tè a dh'fheumas sinn a ghnàthachadh gus an tig am bàs.

Ach, ge ta so mar so thaobh na codach gu mor is pailte dhinn gidheadh daonnan bha is tha is, a réir coltais, bidh grunnan beag de dhaoine ann leis nach deoin am feasd géill a thoirt do'n dàn, agus beachdan neo-abaich àm an n-òige chumail air mhaireann 'nan caithe-beatha, an déidh daibh tighinn gu làn ghliocas. Fa chomhair a leithid barraichte so de fheadhainn faodar a ràdh gu bheil dà sheol air leth ann leis am faodadh iad caithe-beatha a bhios a dh'aon àm taitneach do'n spiorad is airidh air an duine mar dhuine a ruigheachd. Ris a' cheud sheol de'n fheadhainn a ta am bheachd canaidh mi (mar is gnàth le muinntir eile dhèanamh) "A' Chaithe-beatha Neo-fhillte"; agus ris an tè eile "A' Chaithe-beatha Oileanaichte." Anns an dàn eireachdail ud a ta tòiseachadh mar so,

> " *O caraibh mi ri taobh nan allt*
> *A shuibhlas mall le ceumaibh ciùin ;*
> *Fo sgàil a' bharraich leig mo cheann,*
> *'S bi thus' O ghrian ro-chàirdeil rium* " ;

is ris an canar *Miann a' Bhaird Aosda*, tha ri fhaicinn sealladh no dealbh air " a' Chaithe-bheatha Neo-fhillte " cho grinn taitneach riochdail agus a ta ri tachairt tarsinn air ann an uile chùrsa ar litreachais. Mar sin, mholainn do gach neach leis an caomh aghaidh Nàdur is gach sòlas sìmplidh is soighneas slàinteil tointe suas ris an sin an dàn laghach ud a leughadh gu cùramach, agus chan ann a leughadh gu cùramach aon uair

ach iomadh uair, gus na tha de bhrìgh ann a sgrudadh as, is a cheangal ri féin ; is fios is cinnteachd agam nach eil dàn eile ann d'a sheorsa is fhiach a chur an coimeas ris a thaobh grinneas a theachdaireachd agus binneas anabarrach nam briathar a ta air an cleachdadh ann. . . . . .

A thaobh na dòighe eile air a bhi a' caitheamh ar n-ùine bhos an so, theirinn san dol seachad gur iad, am bheachdsa, Cràbhadh agus Fòghlum an dà nì is mò luach agus is motha stà dhuinn air an t-saoghal so ; is mar sin gu bheil a bhi gan toirt gu feum chum glòir Dhé, ar leasachadh féin, agus leas an atharraich gnothach cho àrd urramach agus is urrainn duinn a thoirt os làimh. Anns a' bhliadhna 1348, thachair gu'n do sgrìobh Petrarch litir chaidreach a dh'ionnsaigh dhithis charaid aige—Mainardo Accursio agus Luca Cristiano mar ainm—ag iarraidh orra le chéile iad a' beachdachadh le naistinn agus cùram air dreach no dealbh air caithe-beatha a chuir e féin ri chéile, is aig an robh san amharc a' cheart chleamhnas so eadar Cràbhadh agus Fòghlum a ta am bheachd a thoirt a mach, fo riochd is fo dhìon cuideachd no comuinn a bha ri bhi air a dhèanamh suas air àireamh de dhaoine tuigseach spioradail a bhiodh air an aon inntinn agus air an aon chomhairle ris féin mu chaithe-beatha an duine a bhos an so, agus mu chiall ar turuis ghoirid tre ghleann so nan deur. Is creutair companta an duine thaobh Nàdur ; agus, am bitheantas, is ealamh a ni e comaidh riusan o'n d'fhuair e cuireadh cridheil gu sin a dhèanamh. Uime sin, mar is glice bhios na h-aoighean, is mar is uaisle am fleadh, is ann is àirde bhios " a' Chaithe-beatha Oileanaichte " dol am miadh is am meas leosan uile aig am bheil an cridhe is aig am bheil an inntinn chumta chum sin le nàdur is le oilean. Cuspair cho taitneach

do'n t-sùil is cho ait do'n inntinn sa tha ri fhaicinn air aghaidh talaimh, is e sin *senex divinus,* se sin seann duine stolda diadhaidh làn eolais agus gliocais, a dh'ionnsaich tre amhghar, bhuaireas, agus chruaidh-fhortan a nàdur féin a rian-achadh mar is còir, agus caithe-beatha a bheir sith d'a anam, is sgèimh d'a uile ghnìomh, a ghnàthachadh

* * * * * * *

*So againn tarruing no dhà as an iomradh a dheasaich am mac a b'òige fa chomhair a athar.*

Fada fada mu'n tog mi orm idir, agus a chuir mi an saoghal mór mu m' cheann ann an co-chòrdadh ris an fhocal a fhuair mi bhuailbhse, Athair ghaolaich, bu mhaith a b'aithne dhomh nach robh feum dhomh idir sireadh ri buain far nach do chuir aon duine riamh romhann pòr. Fathast tha am bàs cho fada 'na dhìomhaireachd is 'na chruaidh-cheist do'n duine sa bha e an tùs a là, is gun neach beo no marbh ann, a réir coltais, comasach air a' cheangal sin fhuasgladh duinn.

*" 'S cruaidh-cheist so o thùs an ré,*
*'S a liuthad inntinn gheur sa ghleachd rith',*
*C'as a thàinig ? C'àit an téid ?*
*Chan fhios 's cha léir do aon de'n fheachd sin."*

Sgapte feadh an t-saoghail so, tha móran litreachais tointe suas air aon dhòigh no air sheol eile ris a' bhàs ; ach, a dh'ain-deoin sin, duinn-ne is dìomhaireachd agus cruaidh-cheist am bàs fathast. Fathast, cha do thill riamh neach o'n uaigh d'ar

n-ionnsaigh-ne gus fios cinnteach a leigeil duinn mu'n bheatha a thig an déidh an aoig. Chan eil anns gach leabhar is sgrìobhadh eile chaidh riamh a chur ri chéile mu'n bhàs ach sgleò agus obair-thuairim gun bhun gun bhàrr. Is tric a thachras nach eil anns an fheadhainn a bhios a' gleachd ris a' chruaidh-cheist a dh'ainmich mi, air los solus a thilgeil air an dorchadas a ta mu'n cuairt oirnn, ach *iniqui et absurdi rerum judices*.

Is ann neo-dhìreach, is tur coimeasach 'nan nàdur, a ta gach fios is beachd a th'againn mu Dhia. Ma's e Dia mar gu'm b'eadh prìomh àite-comhnuidh ar n-uile thogradh agus mhiann spioradail, amhuil mar a ta an fhailmheachd, a réir Malbranche, 'na prìomh àite-comhnuidh aig gach chruth corporra th'ann, is léir an gnothach nach b' urrainn duinn am feasd ruigheachd air a leithid sin de fhiosrachadh gun chobhair a' mhodh-reusonachaidh sin aig am bheil a bhrìgh is aig am bheil a cheann-aobhar an coslas no an samhladh. Agus air dhomh so a thuigsinn ceart, air ball chuir mi romhann cùl buileach a chur ri ionnsachadh dhaoine, co-dhiubh mar a ta an nì sin ga leigeil fhaicinn duinn anns an litreachas a bhuineas do'n bhàs, agus, san iarraidh a chaidh òrdachadh dhomh, m'uile dhòrchas is earbsa chur á Nàdur, is as a' mhodh-reusonachaidh sin aig am bheil a bhrìgh is aig am bheil a cheann-aobhar an coslas, no an samhladh.

Is dìomhaireachd gun teagamh a' bheatha, agus is amhuil gun ag am bàs ; ach, an déidh so is gu léir, saoilidh mi féin nach ann gu tur gun seol gun mheadhon air fuasgladh duinn féin an dà chruaidh shnaime so a ta sinn, agus, cuideachd, gur e toil Dhè gu'm biodh sinn a' feuchainn ris an sin. An uair a chruthaich Dia an domhan mór, chruthaich e a dh'aon àm air ar son, ta mi de'n bheachd, seol-aidhean agus meadhonan a bha ri bhi chum stà dhuinn ann a bhi

a' stri ri thuigsinn a mheud sin d'a rùn is d'a aigne neamhaidh agus a bu toil leis a leigeil ris duinn, agus a bhiodh feumail duinn gus ar sàbhaladh. Is fìor an nì nach bu rud le Dia so a dhèanamh anns a' mhodh sin ris am bheil dùil aig cuid againn, agus a bhiodh taitneach (gun ag) do mhóran dhinn. Ach, ciod e dheth sin ? Is gann a ruigear leas a ràdh nach e rathad Dhé slighe ar seorsa-ne, is gur e ar cuid is ar dleas-ne sa' chùis ùmhlachd a thoirt do Dhia anns gach nì, is gun bhi tabhairt breith, no sgoltadh bharail, mu rudaibh nach tuig am feasd gu ceart ach inntinn neo-chrìochnaichte uile-chumhachdach. . . . .

An uair a chruthaich Dia an duine 'na iomhaigh féin, thug e seachad dha, a dh'aon àm, sgàthann, is air chùl an sgàthainn sin bha am focal so sgrìobhte go ro-réidh shoillear, "Nàdur." Ach, mu fhàth is rùn an tiodhlaic so a leigeadh leinn, chan innseadh a bheag idir leis an Neach a chuir an làimh an duine e ; dh' fhàgadh aige féin ri fhaighinn a mach air a shon féin gach feum is luach a th'air, ceart mar a bha chùis a thaobh gach tiodhlac prìseil eile fhuair an duine o làimh fhialaidh Rìgh-nan-dùil. Mar sin, bha e air fhàgail le Dia ann am mèinn an duine féin co-dhuibh is e deagh-fheum no droch-bhuil a bhiodh e a' toirt as an sgàthann a fhuair e, is gur e rud a ta gur tur an earbsa ris an duine féin co-dhiubh is e nì maith a bhios an toil an duine no chaochladh. Mar sin, chan e aig Dia tha choire, a bhuilich cho móran oirnn, ma nithear dearmad air na tiodhlaicibh aige, no a théid am mi-ghnàthachadh, no an cur gu crìochaibh do nach còir an cur am feasd, ach aig mic-an-duine, a ta am bitheantas cho tur dall d'an taobh, is cho tìtheach air an olc a leanail an roghainn air a' mhaith. . . . .

Là a bha sud, dh' éirich mi o m' leaba gu ro-mhoch sa mhaduinn, is streap mi ri beinn àrd chreagaich a bha dlùth do'n

àite far an robh mi a' tàmh. Is e a bha am bheachd air "a' mhaduinn chubhraidh Chéit" a bha an sud sràid a ghabhail leam féin a mach air an dùthaich mu'm biodh gin air bith eile de'n teaghlach agam air dùsgadh, agus briseadh na fàire fhaicinn na làn-ghlòir. Theann mi ris a' bheinn a streapadh, agus feuch an uair a bha mi mu leth an astar eadar bun na beinne is a fìor-mhullach, bhris a' chamhanaich.

*" Tha Phoebus féin le lòchran àigh,*
*Ag òradh àrd nam beanntaichean,*
*'S a' taomadh nuas a ghàthan tlà,*
*Cur dreach air blàth nan gleanntanan ;*
*Gach innseag 's gach coirean fraoich*
*A' tarruing faoilt' na Bealltainn air ;*
*Gach fìreach, gach talach, 's gach tom*
*Le foirm cur fuinn an t-samhraidh orr' "*

Sin mar a sheinn am bàrd Leodhasach ; agus b'ann car mar sin a thog mo chridhe féin a ghuth air a' mhaduinn thaitnich ud, air dhomh faicinn neoil dubha gruamach na h-oidhche

*" A' snàmh air falbh gu sàmhach balbh,"*

thar réidhlean loinneil na h-àird-iarmailt, is iad air an dean-ruagadh as an sin le gàth-gréin òr-luchdaichte na camhanaich. Bha m'anam is m'inntinn air shìth ; is cha b'ionghnadh sin, leis na bha de shàmhchair is de òirdheachas nàduir a' riaghladh gu pailt mu'n cuairt orm, gach sàr-mhiann is àrd-thogradh leis an robh mi air mo bheo-ghluasad aig an àm gan cur féin ann an làn-cho-ordagh ri móralachd is ri àilleachd gun choimeas aghaidh

Nàduir, a bha nis air ùr-éirigh o leaba dhrùchd-dealrach na h-oidhche. "Nach ann mar so (arsa mise rium féin) a dh'éireas duinn uile aig crìch ar beatha air talamh. Gearraidh sìos am bàs sinne-ne, agus thairis air gach aon againn, biodh iad sean no òg, théid uisgeachan searbh na Leite is gruaime coslas. Glacaidh am bàs 'na fhuar-ghreim cruaidh sinne-ne, agus air a chur as da car seala bidh gach lòchran soillseach a ta air giulan gach uile mhic an duine." Ach, mar nach mair an oidhche am feasd, is amhuil dòigh nach mair am bàs gu sìorruidh. Le briseadh na fàire théid gluasad beothail am measg nan cnàmhan tiorrama a dh' fhàg an là a dh' fhalbh 'na dhéidh, agus oirnn-ne thig ath-bheatha comhla ri solas gun chrìch 'nan tuilbheum, a' lionadh ar n-anma le stuadh nach traogh na h-aiseirigh bhith-bhuan, agus a' dubhadh a mach duinn as ar cuimhne gach bròn is amhghar troimh am b'éiginn duinn siubhal ri linn ar n-aimsir a bhos an so. . . . .

Ciod e bhuainneachas e an duine ged a leughas e Bergson air fad, ach, an déidh sin, gun a bheag de eolas a bhi aige mu aghaidh Nàduir—an nì sin a ta 'na sgàthan dha, air los le sealltuinn ann le naistinn agus ciall gu'm biodh aige caileigin de bhràth is de thuigse mu dhéidhinn air ciod e is rùn sònruichte do'n inntinn néamhaidh a chuir an cruinne-cé uile fo chruth an tùs ? Ach Bergson, bheireadh esan a chreidsinn ort nach e an inntinn idir is ùghdar do fhaireachdainnibh an duine ach (ma's fìor e féin) rudeigin gun chruth gun ainm air ar leth-a-mach. A réir coltais, is nì faoin le Bergson Sgàthan Nàduir, is, leis gu bheil, cha deon leis idir an cleamhnas riochdail eadar inntinn an duine is inntinn a Chruthadair aideachadh, ach a mhàin, theagamh, san dòigh neo-dhìreach mheataich leth-cheilte thug mi fa-near a shuas. Ach, a dh'aindeoin sin, theirinn san dol seachad, ma's ann a ta aon

nì seasrach cinnteach air an t-saoghal so, gur i Inntinn an aon nì dearbte sin, is, 'na luib, rùn is toil is gnìomh, comhla ri gach buadh foghainteach eile air an ni an spiorad feum gus lànachd a cheannas thairis air a' chòrr de'n cruitheachd a chur an céill duinn, agus a thoirt gu gnìomh. Mar sin, ma's e rùn is inntinn, is nach e tuiteamas no an Sealbh, a ta air chùl an domhain mhóir, agus a thug riochd maraon agus rian do'n chruitheachd air fad, is ann anns an Sgàthan a dh'ainmich mi, is nach ann air an rud gun chruth gun ainm aig Bergson, is còir duinn sealladh, ma's miann leinn oidheirp a dhèanamh air cruaidh-chàs beatha is bàis fhuasgladh duinn féin, is sinn féin a chur an co-chomunn ri Dia, is ri a thoil-san néamhaidh. Is leor Sgàthan Nàduir, ma théid a chur gu feum gu ceart, gus a h-uile dhìth a th'air an duine, mar chulaidh spioradail a sholar dha. Amharc air mar is còir, agus gheibh tu iuchar na beatha. Seall ann le naistinn agus ciall, agus feuch gheibh tu mineachadh air a' bhàs. Dearc air le tuigse, agus chì tu an sin miorbhuilean is miarailtean gun àireamh nach eil an leithidean ri am faicinn anns an leabhar is àirde meanmna a dh'fhàg riamh làmh mhic-an-duine. Mar an ceudna, am fear a ghabhas iolla ris an Sgàthan so san dòigh cheirt, chan aibhseachadh e ri a ràdh gu'n dèan ach aon sealladh beag siubhlach dheth fàidh is feallsananach de'n neach sin; oir is ann a th'ann suim iomlan nan uile ghliocas. . . . .

Cho pailt lìonmhor ri tonnaibh na fairge tha àireamh gun chunntas nan camhanaich a bhris riamh air an t-saoghal so, aon an déidh aoin, o'n chéin là fad as ud san d' thugadh obair mhór na cruitheachd gu crìch, is gu'n robh an domhan dèanta. "Biodh solus ann!" agus, feuch, solus, san uair gu'n robh ann, is sin faodar a bhi cinnteach chan e mhàin a chum is gu'm biodh toil

an Dé mhóir air a làn-choimhlionadh ann an obair Nàduir ; ach, cuideachd, gus gu'm biodh againn solus a thoirt seol d' ar n-inntinn, is leus a thabhairt iùl d' ar reusoin. Brisidh a' chamhanaich gach là ; ach gach là is e atharrach dreach a bhios air gach uile chamhanaich a dh'eireas air sgiath na h-iarmailt bho uaigh na h-oidhche. Cubhraidh mar bholadh an ròsa tha anail na camhanaich, is cho tur fìor-ghlan ùr is ged nach d'fhuair an là-roimhe bàs idir. Mar sin, is comharradh cinnteach duinn a'chamhanaich nach faigh an duine bàs ; ach gu'm mair a anam beo gu cian nan cian ; is gur e sin an gealladh mór a ta Rìgh-nan-dùil a'cur air shùilibh duinn, gach uile là, san àird-an-ear. Mar là a shiubhlas gu luath seachad, agus, aig ceann a réise goirid, a bheir suas an deo an uchd na h-oidhche, mar sin cromaidh beatha an duine a dh'ionnsaigh na h-uaighe, seadh bho uair a bhreith eadhon gu ruig là a bhàis. Ach le briseadh na fàire do'n duine fhuair bàs, thig aiseirigh ; agus an sin cuirear air teiceadh gu sìorruidh le gàth-grein ait na h-ath-bheatha gach sgàil agus duibhre bha neulachadh 'anma.

" *Caochladh beatha th'ann, 's cha bhàs,*
*Le beannachadh gràsmhor buan ;*
*Gach neach a ni a' chuid is feàrr,*
*'S maith an t-àite am faigh e dhuais,*
*Cha bhi an t-anam ann an càs,*
*Ged tha 'n corp a' tàmh san uaigh*
*Gus an là 'n tig am Bràth,*
*'S an éirich sliochd Adhaimh suas.*

* * * * *

*Chan eil bean no duine beò,*
*No lànain pòsda nach dealaich ;*
*Bha iad lìonmhor, sean is òg,*
*Ar luchd-eolais nach eil maireann ;*
*Cha b'e sin an t-aobhar bròin*
*Bhi gan cur fo'n fhoid am falach,*
*Nam biodh am bàs 'na bhàs glan,*
*Cha bu chàs talamh air thalamh."*

* * * * * * *

*An nis, a thaobh an nighinn aig mo charaid am feallsanach, bhuaipse cha d' fhuaireadh riamh a bheag idir de iomradh mu'n ghnothach a chaidh a chur an earbsa rithe* ; *ach a mhàin, an ceann nan seachd bliadhna, litir ghoirid, ag innseadh gu'n robh i pòsda ann an céin-thìr air duine àraid, is gu'n robh teaghlach aice. San litir a chuir ise air triall a dh'ionnsaigh a h-athar, cha robh aice smid no iomradh sàm bith mu'n Ghaoil, ach a mhàin, am broin na litreach ud, na nithean so leanas, se sin, Snàithnein, Bior, agus Fàinne-òir.*

RUARAIDH ARASCAIN IS MHAIRR.



# Aig Taigh an Leigh-fhiacaill



DH' FHOSGLADH an dorus dhomh, agus dh'iarr seirbhiseach orm tighinn a steach.

"Gabhaibh ceum an rathad so, ma's e ur toil e," ars an duine, agus dhlùth-lean mi e.

Bha "an rathad so" a' ciallachadh seomair mór farsaing le bòrd a' seasamh 'na theis-meadhon air an robh 'nan laidhe àireamh mhór de phaipeiribh is de mhios-achaibh de gach seorsa. Thug mi sùil is faicear nach robh gin air bith romhann san t-seomar ach boireannach òg ceanalta bha 'na suidhe ann an oisinn leatha féin, is i a' tionndadh le neo-shuim dhuilleag paipeir a bha 'na làimh.

Cha robh a bheag de fhonn orm féin leughadh aig an àm, is mar sin theann mise ris an t-seomar spaisdearachd air mo shocair. Bha àireamh de dhealbhaibh, cuid dhiubh air an dèanamh le dàth-uisge is cuid eile le olla, an crochadh ris na ballaibh, is an tràth so 's an rithist is ann orrasan a bhithinnsa dearcadh le sùil fhaicillich an dealbh-ghràdhaiche ; ach a réir coltais cha robh sud a'dol a bhi chum móran stàth dhomh, leis cho bochd cearbach sa chaidh na dealbhan a tharruing. Chaidh grabadh a chur air an sgrudadh so bha mi ris leis a'bhoireannach òg, nach d'thuirt smid rium gus an so.

" Tha mi 'g iarraidh mathanais oirbh," ars ise gu h-oban, " ach an e Mgr. Mac Fhearchair a ta sibh miannach air a bhi faicinn ? "

" Chan e," fhreagair mise, " ach Mgr. Mac-na-Ceardadh. 'S ann ris-san a ta mo ghnothachsa an diugh."

Rinn am boireannach osann trom, is i, a réir coltais, fo fhurtachd inntinn nach robh beag air dith a leithid sin de naidheachd a chluinntinn bhuam.

" Is maith sin," ars ise. " Tha mise feitheamh an so gus o cheann leth-uair a dh'ùine 's a bharrachd, 's tuilleadh dàlach cha bhiodh idir gu mo riarsa, is mi air mo chlaoidh gu goirt leis an fhiachaill so a ta gam phianadh gu cruaidh a là 's a dh'oichche."

Mu'm b'urrainn domh freagairt iomchuidh a thoirt do'n ghearan aig a' bhoireannach òg, dh' fhosgladh an dorus, agus thàinig an t-aon seirbhiseach a chunnaic mi roimhe a steach do'n t-seomar. Dh'iarr e orm esan a leanail, is rinn mi sin.

An uair a ràinig mi seomar dìomhair an léigh-fhiacaill, fhuair mi romhainn, barrachd air an neach sin e féin, an doctair a bha ris an gas a thoirt dhomh.

"An do ghabh sibh an gas riamh roimhe so ? " ars esan.

" Mata, ghabh, uair no dhà mar tha," fhreagair mise, " ach chan fhaod mi ràdh gu bheil móran ciataich agam de'n cheart stuth."

" Chan eil sibhs' air sin ach mar a ta chòrr dhinn," arsa an doctair le snodha-gàire. "Ach, ni socair an gnothach : air sgath no deifir chan eil feum no aobhar." Is gun tuilleadh a ràdh, chum e air a bhi dripeil leis a chuid ullachadh.

Chaidh ceap na beirte réiteachadh ri mo ghnùis-sa, agus b'e an ath rud a dh'fhairich mi an gas a' tòiseachadh ri mo

chomsa lionadh. An sin, thàinig seorsa de thuainealaich am cheann, agus thug an gas air mo dhà chluas a bhi ri crònanaich gu h-eagalach.

" Feuch," ars an doctair, is e dèanamh mar a bha e cantuinn rium, " tha mi dol a nis a thogail a chip so bhàrr ur gnùis-sa car tamaill. So, so,—nach gasda ta an t-aileadh ùr a' taitinn leibhse ! "

Ach an ath mhionaid chaidh an ceap a ath-réiteachadh far an robh e roimhe. Chaidh an gas gu luath feadh mo chuimsa. Choisinn a' chrònanaich a bha am dhà chluas orm gu fuathasach. Thréig mo chiallsa saoghal nan ceudfath, is, feuch, bha mo spiorad air falbh.

* * * * * * *

Mar chop air bàrr tuinne no iteag air siubhal roimh ghaoth an fhàsaich, eadhon mar sin chaidh mo ghiulan gu luath air falbh—air falbh a dh'ionnsaigh rioghachd nan duibhre is nan dubh-sgàile, aig am bheil an tùs am bàs. Bu bhinn mhilis thar innseadh gach smuain agus faireachdainn a b'fhiosraich mi, fhad sa bhithinn mar so a' sireadh gu cladach céin na failmheachd a b'àirde mach. Ri éibhneas do-thuigsinn bha mi snàmh gu teann : an aoibhneas do-labhairt bha mo spioradsa gàirdeachadh, is shaoil leam gur e èan air iteig a bha am anma. Seadh, suigeart, sòlas, aighear, àrd-shonas gun chrìch gun choimeas—sin mo chuidsa nis, is subhachas do-innseadh mo spioradsa daonnan a' dol am meud mar bu luaithe is mar a b'àirde bhithinn ag itealaich mo rathaid a dh' ionnsaigh speur nach dubh a chaoidh is grian air nach tig neul no spot am feasd.

N

Cia fhad a dh'fhanainn mar sin nam maireadh triall m'anma chan fhios domh ; ach an nis bha deo na colainne dol 'na h-éiginn, agus b'fheudar tilleadh. Do'n èan bheag ud a bha sìubhail na failmheachd le sgiath an àigh is àirde smuain, b'fheudar tèarnadh aon uair eile gu cladach fuar an talaimh so. Ach, nach caol lag finealta an snàth a ta gar ceangail ris a' bheatha ; agus cia binn an smuain nach eil ri dhèanamh an uair a thig an t-àm ach siubhal gu sèimh air falbh bho thaigh ar daorsa so air talamh gu teach ar saors os ceann nan speur. Gu tràth no gu h-anmoch ri àm ar beatha, tha againn uile ri cidhis a' ghalair a chaitheamh, is gas a' bhàis a ghabhail ; ach, ge ta, cha mhair tachdadh no tuainealaich no crònanaich ach goirid, agus, le triall as duinn, thig fuasgladh, comhla ri mor-ghàirdeachas.

R. A. M.



